# LAOIDHEAN

O 'N

# SCRIOPTUR NAOMHA;

CHUM BHI AIR AN SEINN

ANN AN

# AORA' DHE.

---

A

# COLLECTION

OF

# GAELIC HYMNS,

FOR THE

WORSHIP OF GOD.

---

Seinnibh moladh do Dhia—
Seinnibh moladh d' ar Righ. DAIBHDIH.

---

By D. DEWAR.

LONDON:
*Printed by* A. PARIS, *Rolls' Buildings,*
*and sold by* OGLE & AIKMAN, *Edinburgh;*
*and* OGLE, *Glasgow.*
1806.

# PREFACE.

It is not intended that this Collection of Gaelic Hymns, should entirely supersede the common version of the Psalms of David, which is used in the Highlands, Many of those Psalms are much calculated for exciting the stronger passions of the mind, and enlivening the spirit of true devotion ; while,on the other hand, many seem more suited for the worship of the age under which they were penned,than of that more glorious dispensation under which we live. We are called now, in a very peculiar manner, to magnify the Lord, because " he hath triumphed gloriously," because " his right hand, and his holy arm hath gotten him the victory." Is it not therefore desirable, that this should be done in the plain,but impressive language of the New Testament, and not in that which was adapted to a shadowy dispensation? Besides, many of the Psalms, from this very circumstance, must appear ambiguous to the great majority of every congregation, and are, on this account, less fit to be sung by a Christian Assembly.

The truth of these remarks seems to have been generally admitted, and even vindicated, by many whose judgements are worthy of respect. Dr. Smith, in the preface to his new Gaelic version, (a work which merits

a much warmer reception than it has hitherto found,) observes that "Many of them (the Psalms) are very unsuitable to Christian worship, and some of them altogether unintelligible to plain illiterate men.—In a prose version of the Scriptures, it may be proper to render every word literally; but it ought to be considered whether many passages that appear harsh, may not be capable of a softer rendering. At any rate, in a book of Christian devotion, there should certainly be no room for curses: and as no metrical version can be exactly literal, so neither is it to be wished that it should, at the expence of either perspicuity or devotion."

But, granting to the present version of the Psalms all those excellencies which its most sanguine admirers have attributed to it, still, it is manifestly obvious, that a Collection of Hymns, drawn from the numerous portions of Scripture, which are at least equally calculated to impress, to comfort, and to enliven, as the Psalms are, is very much wanted in the Highlands. The Assembly's Paraphrases have, no doubt, been useful in this way. But any thing like a complete Collection, however much desired by many, has hitherto been unknown in these parts.

In such a Collection, it is desirable, that there be no Hymns admitted, which all the children of God cannot readily agree in singing;—that at first sight they should appear

consonant to the doctrines of Scripture;—that they breath that Spirit of deep repentance, and humble joy, which it becomes sinful men to indulge before the Most High; that they should give such a view of our fallen condition, and of the riches of redeeming grace, as to excite our warmest affections, and call forth our sweetest notes. These very important objects, have been constantly held in view in selecting the following Hymns, How far the translator has succeed ed, is left to be determined by the Churches who may use them.

A number of the Assembly's Paraphrases are here inserted, with some parts altered, and others omitted. There are a few also from Dr. Smith's new version of the Gaelic Psalms. As for the rest, they are taken from a variety of Collections. They may with greater propriety be called imitations of the original, than translations from it; as it was deemed, of far greater importance to preserve the spirit and energy of a Hymn, than to manifest a fondness to be literal in point of language.

It is only necessary to add, that perspicuity in the style, and smoothness in the verse, have been both attended to. Still, however, the translator is sensible that deficiencies in both may appear. But let it be recollected, that this Collection of Hymns was not intended for the critic, but for the

humble Christian. It is surely better to supply so great a lack, though in an imperfect manner, than do nothing at all, from a conviction that we cannot do every thing. He will rejoice to see a more complete Collection presented to his beloved Fellow-Christians, and Countrymen. That the Collection now offered to the public may, in the mean time, assist the children of Sion to sing the praises of him who hath loved them, and washed them from their sins in his own blood, is his supreme object and ardent prayer.—May God crown this effort to serve his cause, with his richest blessing!

# CLAR-INNSEADH.

# LAOIDHEAN.

*Urnuigh airson Stiuradh is beannacha an Tighearna.* Gen. xxviii. 20—22.

1 DHE Bheteil! le d' laimh thoirbheartaich
'S tu bheathaich t Isr'al fein:
'Sa threoruich feadh an turas sgith
Ar sinnseara gu leir;

2 Ar mòid 's ar n urnuigh nis a ta
Aig là'ir do chathair ghrais;
O Dhia ar n athrichean, bi ad' Dhia,
D'an ginealach gu brath.

3 Trid ceuma dorch' ar beatha bhos
O treoruich thusa sinn;
'S o là gu là ar n eididh 'scuirp
'S ar teachdantir thoir dhuinn.

4 Fo sgail do sge, O dean ar di on
Gu crich ar seachran sgith,
Is thoir d'ar n anama fois fadheoidh
Ad chònuidh shuas an sith.

5 Na tiolaca so, Dhe nan gras,
Thoir dhuinn o d' laimh gu fial.
'S is tu ar cuibhrionn, is ar Dia,
Air feadh gach linn is ial.

*Bliadhna Iubile.* Lev. xxv. 8—13.

1 SEIDIBH an trompaid, seid
An fhuaim tha aobhain ait;
Thoirt fios gud thaisbean Dia
Do n t shaogh'l' 'a ghrasgu pailt:
Tha bliadhan Iubile air teachd;
Pillibh, a phecaich shaorta, steach.

2 Ardaichibh Uan ar Dia,
An Uan thug ciont' air falbh;
Air slainte troimh a fhuil
Gabhadh gach aon neach seilbh:
Tha bliadhna Iubile air teachd;
Pillibh, a phecaich shaorta, 'steach.

3 Sibhse a reic gun luach
An oighreachd ghlormhor shuas,
Gheibh sibh na ghibht 'air ais,
Gun airgiod is gun luach.
Tha bliadhna Iubile air teachd;
Pillibh, a phecaich shaorta, 'steach

4 A bhraighde truagh tha 'n sàs,
Ar saorsa gabhaibh leibh,
Is tearuntachd gach linn,
Le Iosa gheibh fibh seilbh:
Tha bliadhna Iubile air teachd;
Pillibh, a pheeaich shaorta, 'steach

5 Trompaid an t soisgeul cluinn!
An sgeul air slainte shaor:

A chreid' ich thigibh dlu,
Faicibh ar Slan' ear caoin:
Tha bliadhna Iubile air teachd;
Pillibh, a phecaich shaorta, 'steach.

6 Iosa, ar sagairt ard,
Lan eidirghuidh rinn:
Luchd trioblaid, gabhaibh tamh,
Ann Criosd, air feadh gach linn;
Tha bliadhna Iubile air teachd;
Pillibh, a phecaich shaorta, 'steach.

## LAOIDH III.

*Mar do laithean, is amhluidh bhios do neart.*
Gen. xxxiii. 25.

1 A Naomh fo bhron, gu Criosd thig dlu,
'S gealladh do Shlan'ear cluinnidh thu;
Tha esan 'g radh d' am buin gach feart,
A reir do laithean, bith' do neart.

2 Na leig le d' chridhe fann a radh,
Cionnas a sheasas mi an la?
Oir thubhairt Dia, dan dual bhi ceart,
A reir do laithean bith do neart.

3 Tha thusa lag, 's do naimh tha treun,
'S ma bhios an cogadh buan is geur,
Teichidh do naimh ro' Righ nam feart,
Oir mar do laithean bith' do neart.

4 Ma dh' eircas geurleanmhuin gu dian,
Biodh t earbsa'd Shlan 'ear,'s geibh thu dion

An deuchainn theintich chi thu 'm feasd,
A reir do laithean bith' do neart.

5 'N uair ghiulan 'stu an crann a ceus',
Amhghar, is iarguin, ann 's gach ceum,
No dui-bhron, 's easbhuidh trom is geart,
Ghna reir do laithean bith' do neart.

6 'N uair thaisbean 's bas e fein gu dlu,
Ni Criosd do Shlan 'ear dhuit an t iuil,
Gheibh t anam as le Righ nam feart,
'S a reir do laithean bith' do neart.

## LAOIDH IV.

*Umhlachd do Dhia.* Job i. 21. Salm. lxxii. 25, 26.

1 MO bhron is m' aoibhnea tha le cheil,
Ad' lamha naomh, a Dhe;
Tha m' uile cho-fhurtachd teachd uait,
'S a falbh aig t ordugh fein.

2 Ged' bheireadh tu iad uil' air falbh.
Monmhor cha deanainn fein;
Oir gach aon ni a shealbhaich mi,
Bhuineadh iad dhuits, a Dhe.

3 Seadh ged a bhiodh an saogh' l air falbh'
Sa shòlas faoin air fad,
Cha deanainn monmhor air do laimh,
Ach mholainn thu gun stad.

4 Ciod e an saogh' l le uile mhaoin?
Nach 'eil a shòlas searbh?

Oir gach aon ni a tha fò 'n ghrein.
Is diomhanas gu dearbh.

5 Sòlas cha 'n eil's cha bhi gu brath
An taobh a bhos don uaigh;
Measg ath' rrachadh is bron ant saogh 'l
Bi 'd chuibhrionn domh gach uair.

## LAOIDH V.

*Suaimhneas na uaigh.* Job iii. 17—20.

1 CIA tosdach seimh an leab' an uaigh
A ghabhail suain le clos;
Theid crioch air dragh luchd aingeachd
'S geibh daoine sgith lan fhois. (inut'

2 Innte cha choidh am priosunach
Ni 's mò mar fhuair e chlaoi';
Cha dochain smachd luchd ainneart bhuirb
'S is balbh guth milt-fhir dhaoi.

3 Tha lag is ladir beag is mor,
Co-shinnt san uaigh le cheil';
Tha naimhdean samhach taobh ri taobh,
Is luchd na coi-stri reidh.

4 Co-ionain caidlidh iad air fad
Fo ghaisaibh tean a bhais,
Gu'n uair an gairmear iad le Dia
Na fhianuis la a bhràth.

5 O bitheadhmaid ann la 'ir an Uan,
Trath theicheas talamh 's neamh!

Is failticheadh am breitheimh sinn,
Gu àros ghlormhor naomh.

## LAOIDH VI.

*Muingbin an Dia fo thrioblaid.* Job v. 6—11.

1 AMHGHAR o 'n duslach ge nach duisg,
O 'n uir ge nach d' thig bròn ;
Gidheadh is lionmhor iad na h uilc
Th' air mac an duine 'n tòir.

2. Amhluidh mar dh' eireas srada suas
Gu luath air lorg a cheil ;
Mar sin tha 'n duine air a bhreith
Gu bron is curadh geur.

3 Ach carbamsa ri Dia mo chùis,
Is deanam m' urnaigh ris
Riaghladh an domhain tha n laimh,
Gu lathair teichidh mis'.

4 Tha oibre lionmhor agus mor,
Co chuireas iad an ceill ?
An t anam bronach ni e ait,
'S an truaghan ni treun.

## LAOIDH VII.

Job ix. 2—10.

1 AM bi siol Adhaimh saor o chiont',
No glan am fianuis De ?
Ma thagras e reir ceartais ruinn,
F'a smachd theid sinn do 'n eug

2 Gu geur-chuiseach ma thoimhseas e
Gach smaoin, is guth, is gniomh;
Leisgeul seadh aon do m' mhiltibh ciont,
A dhealbh cha 'n urra mi.

3 Is glic a chridh' 's is treun a lamh,
'S nach aingidh dan an sluagh
A thogas ceann an aghaidh Dhia?
Co riabh thug airsan buaidh?

4 Ro' fheirg, na sleibhte criothnaichidh,
Is clisgidh iad o 'm bonn;
O bhunchar luaisgidh null 's a nall,
Le garbh chrith, 'n talamh trom.

5 Ma thoirmisgeas e eiridh grein',
Cha 'n eirich grian gu brath;
Dui'-neulach ni e 'n speur air fad,
'S gach reul theid as 'na smal.

6 Coisichidh Dia san fhairge ghairbh,
Carbad do ghaothaibh ni;
A shlighe ard co lorgaicheas?
A cheuma dorch' co chi?

## LAOIDH VIII.

Job xiv. 1—15.

1 O Dhuine th' air do bhreth le mnaoi,
Cia tearc is truagh do laith'!
O 'n duslach thainig thu, is theid
Gu d' dhuslach fein gu 'n dàil.

2 Mar mhaoth lus fasaidh tu fo bhlà
Is gheibh thu bas gu beachd :
Mar fhaileas teichidh tu gu luath,
'S cha bhũan air thalamh neach.

3 Dhe mhoir ! na smachdaich ann a t fheirg
An tomhas gairid faoin,
Do laithibh diombuan an-shocrach
Thug tu do chlaoinn nan daoin'.

4 Ge d' chrionas lus, cha 'n fhaigh e bas,
Thig fàs ri uine nios; [fhuar,
'S ged' sheargas craobh sa gheamhradh
Ni 'n t earrach nuadh i ris.

5 Ach aon uair 's gu faigh duine bas,
Cha phill a laith' ni 's mò';
A bheatha cha dean earrach nuadh,
'S air uaigh cha ruig an lò'.

6 Amhluidh mar shruth a ruitheas bras,
'S nach, pill air ais r' a shliabh ;
Tha laith', is bliadhnai, 's linn dol seach,
'S cha phill ri neach an triall.

7 San uaigh 'n tra luidheas duine sios,
Caidlidh e 'n dion a bhàis ;
'S cha duisg e tuile gus an d' theid
An cruinne-ce 'na smàl.

8 O biodh an uaigh na leaba thaimh
Dhomh fein, gu la mo Thriath,

San eirich mi gu haobhach suas
Le naomh-shluagh maiseach Dhia!

9 San dochas ait, le faighid mhoir,
Feithidh mi ordugh Neimh,
A thig san am a shonraich Dia
An triall mi chuige fein.

## LAOIDH IX.

*Laoidh fheasgair.* Sal. iv. 8. Agus xcii. 2,

1 M' iobairt fheasgair ann ad lathair,
Thigeadh, O Dhe, mar thuis;
Is m' urnaigh eisd air sga do mhic,
Tha tagradh 'nis mo chuis.

2 Trid chunthartaibh an là gu leir,
Do laimh rinn dhomhsa 'n t iuil;
'S do throcair shaibhear thaisbean thu,
Am easbhuidh chur air cul.

3 Tiolacaibh lionmbhor tha do laimh,
A doirte orm gu fial,
Ach, O cia beag a thaisbean mi
Do thaing air ais, a Dhia!

4 Ciod e a rinn me riabh airson
An Ti shaor m' anam bochd?
Nach deanadh cionta uair amhain,
Mo thabhairt sios do 'n t slochd?

5 Iosa, le m' chridhe ciontach truaigh,
Teichidh mi dh' ionnsuidh t fhuil,

O doirt' gu pailt do ghras anuas;
Is dean mi nuadh gu tur.

6 Mar so air m' urracha le d' ghras,
Luidheam ásios gu suain
Mar ann an lamha siorruidh Dhe,
No 'n uchd a ghraidh bith-bhuan.

## LAOIDH X.

*Gloir Dhe air fhoillsicheadh 's na speura.*
Sal. xix. 1—6.

1 NA speura árd is ailidh dreach
'Sá sgaoil an gorm bhrat cian amach
Le 'n reulta dealrach maiseach grinn
Tha seinn d' 'n Cruithear co-sheirmbhinn.

2 Tha ghrian gun sgios o là gu là,
A sgaoile cliu a Dia 's gach àit,
'S a' glaodhach feadh gach tir fa leth
"Cia treun an Dia thug dhomh mo bhith'!

3 An moch, tra dh' aomas neoil nan speur'
Togaidh a ghealach ait an sgeul,
'S do 'n talamh, chluinn le tosd a guth
Innsidh i co thug dhi a cruth.

4 Na milte reul tha dhise dlù,
Gach solas eile 's lochran iuil,
Canaidh an sgeul so fad' is cian
O 'n aird an ear gu ruig an iar

5 Sàmhach ciuin ged tha an triall
Mu 'n talamh dhorcha so ag ia 'dh;

Guth ge nach cluinnear fòs no fuaim
'Nan imeachd dealrach tosdach shuas:

6 Gidheadh le cluasaibh tuigse ghlic,
Cluinnear am fonn 's an ceol gu tric
A' seinn gun tàmh air feadh gach linn,
" Is tusa, Dhia, a chruthaich sinn!"

## LAOIDH XI.

*Sgaoileadh an t soisgeul.* Salm xix.

1 CHA stad do shoisgeul, Thriath nam buadh,
Ach sgaolaidh e o thonn gu tonn,
Gu am 's am beannuich e gach sluagh,
Tha 'g aiteach' innis cuan, is fonn.

2 Eirich' a ghrian an aigh asuas,
Beannuich an saogh' l le d' Shlainte chaomh;
Do shoisgeul fein ni glic do shluagh,
Do reachd tha cothromach is naomh.

3 'Nso chi sinn miorbhuile do ghras
Sna anma rinn thu beo dhuit fein:
Ath-nuadhaich sinn o pheacai' 's bas,
Is stuir le d' fhocal sinn gu neimh.

## LAOIDH XII.

*Ardachadh Chrisod.* Salm xxiv. 7—10.

1 DH' eirich an Tighearn Ios' o'n uaigh,
Iehobhah Dia chaidh suas an aird;
Air cumhachd Ifrinn thug e buaidh,
Is rinn e braighdean do gach namh.

2 Tha chathair rioghail feitheamh shuas,
Tha ainglibh seinn gu fonnmhor binn :
" A gheataibh neamhaidh fosglaibh suas!
" Togaibh gu fial 's gu h' ard 'ur cinn !"

3 Fuasglaibh 'ur bannaibh dealrach trom
Gu farsaing sgaolaibh as a cheil',
Do 'n Righ so buinidh neamh is fonn,
Is uile luchairteabh nan speur.

4 " Co e so fein ard Righ nan Sluaigh?
An Ti a chuir gach namh fo chois,
A fhuair air Ifrinn, 's bas lan bhuaidh
'S a choisin Slaint' da phobul 's fois.

5 Tha chath a ir rioghail feitheamh shuas,
Tha ainglibh seinn gu fonnmhor binn,
" A gheataibh neamhaidh fosglaibh suas!
" Togaibh gu fial 's gu h' ard 'ur cinn!"

6 Co e so fein ard Righ nan Sluaigh ?
Iehobhah Dia d'am buin gach feart,
'S e Righ nan naoimh is aingle shuas,
An Dia, d' am buin gach cliu am feasd.

## LAOIDH XIII.

*Sonas a Chriosduigh.* Salm xxxii. 1, 2 agus xxxiv. 8—10.

1 CIA sona staid an duine naomh!
Tha pheaca maithte choidh,
Tha bheatha folaichte ann Criosd
'N taobh thall do fheirg nan daoi'.

2 Ged ann 'san fhasaich gharbh an tras,
'S tric thairnear osna ghoirt,
Air dha bhi 'g earbsa 'n Dia gach uair,
Bheir esan dha ùr neart.

3 Ma se 's gu mothaich e 'n slat tha seimh
Ga chumail dlu do Dhia,
Ni 'm buile caomh a thoirt air ais
O sheachrainibh, gu Thriath.

4 'S an uair a thig an teachdair caomh,
Thoirt anam o gach cradh,
Eiridh e suas oscionn nan neoil,
Le sòlas ard gu brath.

## LAOIDH XIV.

*Dochas an Dia.* Salm xxxiv. 4. 19.

1 CARSON tha mi co tric fo bhron,
'S fo amharús mu ghraidh?
An Ti a shaor mi gus an tras
Nach saor e mi gu brath?

2 Dionaidh e mi gach uair o m' naímh,
'S bheir e dhomh t uil' is buaidh,
Oscionn gach buaire siubhlaidh mi
Gu uchd mo Shlan 'ear shuas.

## LAOIDH XV.

*'G amharc suas ann an doininn.*
Salm lxii. 7, 8.

1 ORTS' tha mi gairm a Dhia nan sluagh!
Is tuiteam sios ad' la 'ir gu luath,
Nuair theid na tuiltean thar mo cheann,
Na treigsa m' anam bochd 'se fann.

2 Charaid a ghradh' cheas ann 's gach am,
Le 'm ghearain, c' ait, an d' theid mi 'm fheim?
C' ait, ach ad' ionnsuidhs tha gu caomh
A tairgse slainte dhomh gu saor?

3 'N do thagair aon neach riabh ad la' ir,
Chaidh dhuilt' 'sa chuir air falbh le tair,
Nach 'eil am focal fior am feasd,
'Ndiomhain cha 'n iarrar Dia nam feart?

## LAOIDH XVI.

*Miann airson aoradh Dhe.* Salm lxxxiv.

1 CIA taitneach dhomhs' an t ionad naomh
'S am bheil mo Dhia do ghna!
Nach neamh a bhi fo dhealra ghnuis
Na theampull bhos air làr?

2 An sin tha Dia Iehobhah mor
Taisbeana meud a ghrais;
'S tha solas dealradh oirn asteach,
'Sa sgapadh dui-neol bas.

3 Le thiolacaibh tha 'n Spiorad Naomh
Mar dhruchd a teachd anuas;
'S tha Criosd a taisbeanadh a ghraidh,
'S ga sgaoile measg a shluaigh.

4 An sin tha t fhocal, a Thi naomh,
A taisbeana do rùn,
O deonaich dhuinn do throcair pailt
Is' molaidh sinne thu.

5 Aig dorus t ionad naomh, a Dhe;
Dh' fheathainn is Criosd a stigh;

Mo roghain so do 'n chruinne-ce,
Sa sholasaibh fa leth.

6 Is fearr aon là do t aora fein
Na mìle 'n aoibhneas baoth;
B' fhearr leam an t aìt is ìsle d' theach
Na agh is neart au t sao' il.

7 An domhan uile ge bu leam,
Le chuan 's le fhonn gu leir;
An t iomlan bheirinn seach gu luath,
Air ghaoil bhi ghna leat fein.

## LAOIDH XVII.

*Slainte:* Salm lxxxv. 9, 10. Isa. lv, 8, 9.

1 SLAINTE! cia gloirmhor dhuinn'an fhuaim!
Cia freagrach e d' ar staid!
Tha 'n gras tha tearna peacaich thruagh,
Ro iongantach air fad!

2 Be gliocas Dhe amhain a dhealbh,
Ciontaich a thoirt gu gloir;
Is dh' ulluich ionmhais gradh gun chrioch;
Gach ni mu 'n chostus mor.

3 Chunnaic, le suil lan toilichte,
Ceartas an innleachd grais;
'S ghabh Criosd os laimh an obair mhor,
A sheulacha le bhas.

4 Firinn, is ceartas, cumhachd, 's graidh,
Dhealraich an gloir nach gann,
'N tra dh' fhag an Tighearn' neamh nan speur,
'Sa bhasaich e air crann.

5 Tha firinn, 's ceartas; cumhachd, 's graidh,
A dealradh nis' co mor,
Le tagradh Chriosd a shuas air neamh,
Is uachranachd an gloir.

6 Tha ciont' air thaisbeanadh a nis,
A toiltinn pein is bas;
Gidheadh tha 'm peacach beo gu sior,
Is dlù do Dhia nan gras.

## LAOIDH XVIII.

*An eaglais aite breith na naoimh.*

Salm lxxxvii.

1 LEAG Dia na theampull bhos gu leor
Do bhunaitibh airson a ghloir;
Tha paillium Iacob taitneach dha,
Ach ann an Sion 's fear leis tamh.

2 'Tha throcair teachd a chum gach tigh,
Tha dh' oich is là ag aor' air leth,
Ach ni e tamh nis taitneach dhuinn,
An eaglaisibh na ainm tha cruinn.

3 Cia lionmhor gloir chaidh chur an ceill,
Mu Shion is mu lathaibh feill,
A bhaile naomh ar Dia a bhos,'
Mu d' mhaise gheibh gach cinneach fios.

4 'Ntra chunntas Dia asuas gu caomh,
Na ghineadh air an t sliabh ro naomh;
Bith e na onoir feadh gach linn,
Gun d' iompaichear gu Criosd 'sa bheinn.

*Trocair.* Salm lxxxix. 1, 2.

1 FEUCH cia co pailt 's tha trocair Dhia!
Do cheannairceach gu bas bha triall;
'Se trocair pailt, gun chrioch gun cheann,
A thagair Slainte dhuinn gu teann.

2 Co luath 'sa rioghaich lochd 'san t saogh'l,
Chaidh trocair fhoillseacho do dhaoin',
'N tra dh' innis Dia an sgeula grais,
Gu 'm bruthadh siol na mnaoi a namh.

3 Gu gloirmhor dhealraich e air daoin,
'Nur rugadh Criosd an Slan' ear caoin!
'S na uile mhaiseadh dhealraich e,
'Ntra thubhairt Criosd, tha 'n obair reidh'.

4 B hua' ich e na aiseirigh o 'n bhas,
'Is mhill e cumh' chd ar n uile nàmh;
'S o 'n am 's an deach e suas an aird,
Rioghaichidh trocair pailt gu bràth,

5 Biodh daoine ardanach ri strì,
An aghaidh trocair an ard Righ;
Gidheadh tha 'n eaglais bhos is shuas
'S an trocair so do ghna ri uaill.

6 Gu ruig an t am 's an seinn sinn shuas,
Is ann ar trocair ni sinn luaidh;
'S gach innleachd sgriosaidhDia gun cheist
Chuireadh ar trocair stad am feasd!

7 Amen! Ghlaodh faidhean Dhe gu h ard;
Amen! Deir abstolaibh gu brath;

Amen! Deir armailtibh nan speur;
Amen! Seinneadh an cruinne-ce.

## LAOIDH XX.

*Sochairean clanna Dhe.*

Salm lxxxix 15—18. xxvii. 4, 5.

1 CIA sonadh iad d' an athne Dia!
Ni esan còmuidh leo,
Beath' chidh e iad le fhocal naomh,
'S gu brath bith n anam beo.

2 An aimsir carraid agus teinn,
Tha chathair grais dhoibh dlù;
'San uair a thagras iad a ghraidh,
Cha chur ri 'n urnaigh cul.

3 Chuidich e phobull fein o thus,
Bha 'g earbsa ann a ghras;
Is dearbhaidh sinne chum a chliu,
Nach d' ath' raich dhuinn a ghradh.

4 Aingidh 's air seachran fhuair e sinn,
'S gu caomh thu' irt esan ruinn,
"Iarraibh mo ghnuis 's mo chaoimhneas graidh;
'S mealaidh sibh iad gach linn."

5 Dhealraich a ghloir gu tric na thigh,
Le ioghna 'n la' ir ar suil:
Cha 'n iarr sinn uime sin fo 'n ghrein',
Ach làth' rachd Dhe nan dùl.

6 Neartaichidh làth' rachd sinn gu treun,
Ur-mhisneach bheir e dhuinn;

Is fograidh fhocal geilt air falbh,
'S gach duibhr' tha leantunn ruinn.

7 Ged' fhulaing sinn an tras 's an t saogh 'l,
Cha 'n ioghna idir e;
Ach moth' cheadh maid do làthrachd dlu,
Gu 'r neartacha, a Dhe.

8 Gach comh' radh graidh biodh luachmhor dhuinn,
'S mealamaid iad do ghna;
Gu ruig an t am 's an gabh thu sinn,
Gu t aros naomh gu brath.

## LAOIDH XXI.

*Air an ni ceudna.* Salm lxxxix 15, 18.

1 O! 'S beannuichte gach uile Shluagh
A chluinneas fuaim co ait,
Ri soisgeul naomha aon Mhac Dhe,
'Sa bheir dha geill le tlachd!

2 An sith 's an solas gluaisidh iad
Gach uair an sealla Dhe,
'S am fireantachd an Slan' ear caomh
Bi 'n dochas ann 's gach ceum.

3 Oir gheibh iad uaitsa gras, a Dhe,
Is ni thu dhoibh an t iùil:
Bi ait o Isr'eil ann ad' Righ,
Is tog gu h ard a chliu.

*Laoidh an* Fhir-thurais xci. 1.

1 'S Beannuicht do sheirbhisich, a Dhe,
Ni thusa 'n dion le d' neart;
Tha gliocas siorruidh dhoibh na iuil,
Se 'n Slan' ear Righ nam feart.

2 An duthchaibh cein, is iomalach,
Cumaidh le d' laimh asuas;
'S ged' robh iad tric an cunthartaibh,
Tha thusa dlù gach uair.

3 An uair le tonnan ard a chuan
A luaisgear iad gu mor,
Is aithne dhoibh gun eisd thu iad,
'S gun d' thoir thu dion gu leor.

4 Tha tosd air tonnan ard a chuan,
A ghaoth tha ciuin gu grad:
An fhairg' aig t ordugh dh' circas suas,
Tha ùmh' l dha ris gun stad.

5 Am meadhon cunthart, geilt, is bas,
Molaidh sinn thusa Dhe;
O buanaich leinn do chaoimhneas graidh,
Air feadh gach linn is rè.

6 Air beath' a thug thu dhuinn air tus,
Bheir sinn gu h aobhach uain;
'S an uair a 'se air crannchur bas,
Theid sinn gu h ait leat suas.

*Oran madain no feasgair.* Salm xcii. 1, 2.

1 MO Dhia, cia anmhor dhomh do
ghraidh!
Do thiolacaibh tha ùr gach là;
Do throcair pailt tha teachd anuas,
Mar fhrasaibh seimh, air feur gu luath

2 Sgaoilidh thu dorchadas nan speur,
Is çoimh'didh thu do phobull fein;
Gach òi' ch' is latha tha thu leo,
Se t fhocal tha gan cumail beo.

3 Bheirinn, a Dhe, dhuit suas gach buaidh,
'S gach là an taobh a bhos do 'n uaigh;
Oir tha do thiolacan thar smaoin,
Do ghineil aingidh chlann nan daoin.

## LAOIDH XXIV.

*Freasdal an Tighearna diomhaireach gidheadh trocaireach.* Salm xcvii. 2. lxxvii. 19, 20.

1 OIBRICHIDH Dia an diomhaireachd,
A choilion oibre mhor;
Is bheir mun cuairt gu iongantach
Gach ni tha chum a ghloir.

2 Coisichidh e san fhairge ghairbh,
Siubhlaidh air sgiath na gaoith;
Theid e air carbad neula tiugh,
Air feadh a chruinne che.

3 Domhain an ionmhais mor gun chrioch
Ghliocais neo-mhearachdach,

Dealbhaidh e gach crioch mar 's aill
Le thoil is uachranachd.

4 Glacaibh mor-mhisneach ùr a naoimh,
'S na biodh ur dochas fann;
Brisidh na neoil chur sibh fo gheilt,
Le trocair air ur ceann.

5 Le 'r buaidhean fann na d' thugaibh breith
Air Dia, ach earbaibh ann;
Air cul-thaobh freasdal mi-thlusach,
Tha trocair chaomh gach am.

6 Tha chriochaibh 'g abuchadh gu luath,
'G an taisbean fein gach uair;
Ged robh am blà ro shearbh a bhos,
Bi thoradh milis shuas.

7 Mi-chreideimh theid gu cinnt' a thaoibh,
O firinn fhior-ghlan Dhe;
Gu ath-ghearr minichidh e so,
'S gu soilleir chi sinn e.

## LAOIDH XXV.

*Teachd a Messiah, agus a rioghachd.*
Salm xcviii.

1 D' AR Dia rinn nithe miorbhuileach
Gu siorruidh gu robh gloir!
'S e ghairdean treun thug buaidh amach,
'Sa dh' oibrich slainte mhor.

2 Dhasan a thaisbean dhuinn a ghraidh,
Gu brath biodh mola nuadh!

Oir rinn e air na cinnich gras;
A shlàinte chi gach sluagh.

3 Choilion e ghealla naomh o shean,
Le firinn is le gras;
'S do uile shloigh an domhain mhor
Taisbeanaidh e a shlaint.

4 Seinneadh an domhan is a shluagh,
An cuan is na bheil ann;
Seinnibh do 'n Dia ghabh còmuidh leinn,
Le greadhnachas nach gann!

## LAOIDH XXVI.

*Sion air a togail.* Salm cii. 13.—18.

1 BIODH Sion is a clann ro ait;
Feuch tha an uair air teachd;
'S an cuala Dia a achuinge
'S an tog e i gu beachd.

2 Tha duslaich is a luithre fos
Ro luachmhor ann ar suil;
Togar a balla briste ris
Reir ordugh Dhe nan dùl.

3 Tra thogar Sion suas le Dia,
Taisbeanar e na ghloir;
'S air cinnich iomalach am fad
Bi fiamh roimh ainm ro mhoir.

4 Tha Dia na shuidhe shuas ann neamh,
Le trocair ann a shuil;
'S ri osnaidh phriosunaich tha 'n sas,
Ciomaidh e chluas gu dlu.

5 Tearnaidh e iad o bhinne bais,
'S cha d' theid iad sios do 'n t slochd
O 'n cuibhreach gheibh iad fuasgla deas,
Is slaint' do 'n anam bochd.

6 So innsear nuair a bhios sinn marbh,
A chum 's gu molar Dia;
'Sa chum 's gum be gach ginealach,
Cur dochas ann san Triath.

## LAOIDH XXVII.

*Rioghachd agus sagairteachd Chriosd.*

Salm cx.

1 IOSA, ar Triath, chaidh suas is sh uidh,
Aig deaslaimh t Athair fein;
An Sion aithnichear do neart,
Bheir air do naimhdean geill.

2 Cia lionmhor miorbhuile, a ni
Do shoisgeul glormhor fein!
Iompaichear sluaigh gu lionmhor leis,
Mar dhealt air bharr an fheur.

3 Do mhionnaich Dia Iehobhah mor,
'S neo-chaochlaideach tha rùn;
Gu siorruidh gu mair t sagairteachd,
'S mic Aron theid air chul.

4 Tha Ios' air sagairt beo gu brath
A thagairt cuis a shluaigh;
Tha Ios' air Tighearn' doirte nuas
A bheannachdan gach uair.

5 Ardaichidh Dia a cheann le gloir;
Dionaidh e chathair Righ;

Buaillidh na fheirg na prionnsaibh marbh,
'S am pobull nach gabh sith.

## LAOIDH XXVIII.

*Moladh do 'n Tighearna.* Salm cxvii.

1 GACH cinneach tha san domhan mhor!
Thugaibh doDhia gach urram 's gloir:
Biodh moladh Chriosd 's gach ait ga sheinn,
O eiridh gu ruig luidhe grein:'

2 Mairidh do chaoimhneas graidh, a Dhe,
Do d' phobull fein air feadh gach rè;
Is molar thu o thonn gu tonn,
Gus nach bi gealach, grian no fonn.

## LAOIDH XXIX.

*Madain lâ an Tighearna.* Salm cxviii. 24.

1 'S Naomh an là dh' eirich e,
An Slan' ear nios o 'n uaigh;
'S an d' fhuair e thar a naimh
Lan uachranachd is buaidh:
Biodh neamh is talamh cur an ceill
A ghras, 's ga ardacha le cheil'.

2 Tha 'n obair ullamh nis,
'S tha Dia ruinn reidh am feasd;
'S thar pobull toileach umh'l
Sior riogh' chidh Criosd gun cheist;
Biodh neamh is talamh cur an ceill
A ghras, 's ga ardacha le cheil.'

3 An diu an là tha naomh
Taisbeanar meud a ghras;
Is iadsan a bha marbh,
Ni aora dha le gradh:
Biodh neamh is talamh cur an ceill
A ghras s' ga ardacha le cheil'

4 Failte, a Thriath nam buaidh!
A thug sinn dlu do Dhia;
Dhuit geillidh gach aon slu agh,
'S molaidh iad thu gach ial:
Biodh neamh is talamh cur an ceill
Do gras, air feadh gach linn is rè.

## LAOIDH XXX.

*Madain la an Tighearna.* Salm cxviii. 24—26

1 'S E so an la a dh' eirich Criosd,
'S am bi sinn suilbhir ait;
Nis taisbean dhuinn do ghloir, a Dhe,
Is doirt' do ghras gu pailt.

2 Dh' eirich e 'n diu o staid na mairbh,
Dh' fhag e gach namh fo ghlais;
Labhraidh a naoimh an diu mu bhuadh,
'S mar thug e chlann air ais.

3 Beannuicht gu robh an neach a thig
Le sgeula grais gu caoin;
Tha teachd an ainm Iehobhah Dia,
Le slaint do chlann nan daoin.

4 Hosanna ait do Righ na sith,
Seinneadh gach dùil tha bhos,

'S biodh armailtaibh na flaitheas ard
A seinn a chliu gun fhois!

## LAOIDH XXXI.

*Criosd bunait na h eaglais.* Salm cxviii. 22, 23.

1 'S E Criosd clach steidh tha daingean [buan,
Iudhaich ged' chur ris cul;
Seasamhaidh e dh' aindeon gach namh,
Reir ordugh Dhe nan Dul.

2 Taghta le Dia, is luachmhor dhuinn,
O naoimh gheibh esan cliu;
Annsan tha 'n dochas airson slaint,
'S gu brath cha mheall e 'n dùil.

3 Sgriobhaich, is sagairt amaideach,
Rinn tair air Righ na sluagh;
Gidheadh se steidh na h eaglais e,
'S bheir e fadheoidh dhi buaidh.

4 Ciod ge do chathuich Ifrinn fein,
Meudaichidh eaglais Dhe;
'Se so do guiomh, a Dhe nan sluagh,
Cia iongantach dhuinn e!

## LAOIDH XXXII.

*Aineolas is mi-thorrachd.* Salm cxix. 5, 6.

1 B' Fhada a shuidh mi Dhia nam feart,
Fo fhuaim do shlainte chaomh;
Gidheadh cia lag mo chreideamh ann,
'S m' eolas air t-fhocal naomh!

2 M' Athair, mo Dhia, mo dhaighneach treun,
'S beag eolas agam ort;
Le d' bheannachdan a dhoirt thu nuas,
Na breitheanais ro ghoirt.

3 Cia fuar is fann mo ghradh gach uair!
Teagail cia beag tha 'm chridh',
M' inntinn cia ealamh stad a bhos,
Sa dh' fhalbh o Righ na sith!

4 O Uilechumhachdaich! thoir seach,
Do d' fhocal naomh mòr bhuaidh
Sgriobh fein do shlainte air mo chridh,
'S biom ùmh' l da so gach uair.

5 Do m' anam dichuimhneach leig ris
An t sligh' ad ionnsuidh fein;
Ann sam bheil solas, 's eolas fas,
Is gradh air feadh gach rè.

## LAOIDH XXXIII.

*Beothalas ann an aoradh air a mhiannacha.*
Salm cxix. 25.

1 O THIG, a Spiorad Naomha, nuas,
'S athnuadhaich sinn gu caomh,
Is beothaich ann ar cridhe rag
Lasair do ghradh ro naomh.

2 Gu h aingidh tha ar cridhe fuar
Ealamh gu stad a bhos;
O doirt do ghrasan oirn' a chum
Leat fein gun gabh iad fois.

3 A Thighearn chaomh! cia cruaidh ar cridh!
Is nair dhuinn e gu leor !
Ar gradh co fan co fuar, a Dhe,
S do ghradhsa dhuinn co mor !

4 O thig, a Spiorad Naomha, nuas,
Is cum sinn beo a ghna ;
Sgaoil ann ar n anam gradh ar Triath,
Is beoth 'chidh sin ar gradh.

## LAOIDH XXXIV.

*Naomhachd air a mhiannacha.* Salm. cxix. 33—35. and 16.

1 O GUN treoraicheadh Dia mo cheum,
An sligh' a lagh ro naomh ;
O gun d' thugadh mo Dhia dhomh gras,
Gu trial na thoil tha caomh.

2 O cuir do Spiorad nuas, is sgriobh
Do lagh air clàr mo chridh ;
'S na leig le m' theang cealg a chleachd,
No cainnt air bith ni stri.

3 Reir t fhocal treoraich fein mo cheum,
Mo chridh dean treibhireach ;
Na faigheadh peaca 'n uachdar orm,
Cum cogais neo-chiontach.

4 Chaidh m' anam t uile 's fada thaoibh,
Shleamhnaich gu tric mo cheum ;
Gidheadh air sga do throcair pailt,
Aiseag do choar' a chlaoin.

5 Thoir orm gu 'm gluais mi ann ad' reachd,
Is sligh' ro thaitneach e,
'S na leig do m' cheann, do m' chridh, na m' laimh,
Oilbheum thoirt duits, a Dhe.

## LAOIDH XXXV.

*Am focal na thobar eolas agus aoibhneas.*
Salm. cxix. 105.

1 CIA luachmhor dhiunn an leabhar naomh
Dheacadh le Spiorad Dhe!
Mar lochran, tha a Theagasgaibh
Gar stiuradh chum nan speur.

2 Togaidh e suas ar cridh' gu caomh,
Dol trid gleann dorch' nan deur;
Beatha is solas bheir e dhuinn,
Is sith do ghna 's gach ceum.

3 Dhuinn ni an lochran so an t iùil
Trid dorchadas a bhos;
Gu ruig an t am 's an meal sinn shuas
Solas gun chrioch is fois.

## LAOIDH XXXVI.

*Tearuinteachd a latha 'sa dh' òi' och'.* Salm cxxi.

1 MO shuile togam suas ri neamh,
O 'n faigh mi tearna 's neart;
O 'n Dia tha uilechumhachdach
Mo thearuinteachd tha teachd.

2 Bheir e fancar nach d' theid mi thaoibh
O shlighe naomha fein;
'S ni e mo dhion o chunthairt dhlù
Do m' shuilibh fein nach leir.

3 Tharum ni esan faire chaomh,
'S cha 'n aom air suain gu brath;
Fo sgail a sgei' bheir e dhomh dion,
Is sith gach òi' ch' is là.

4 Is lionmhor cunthart anns gach là,
Is gàbhadh anns gach òi' ch;'
Ach uath' air fad ni Dia nan gràs
Mo shabhaladh a choidh.

5 Tearnaidh e m' anam o gach olc,
Am dhol 's am theachd gach là;
Is bheir e tearuint e fadheoidh
Chum gloir gun chrioch 'na là' ir.

## LAOIDH XXXVII.

*Dol do 'n eaglais.* Salm cxxii.

1 CIA ait an là 's an abair daoin'
" Theid sinn gu aora Dhe !"
Cia ait bhi uile teachd 'na la' ir
'S a' cur a ghras an ceill !

2 Na theach tha Dia a' leige' ris
A chumhachd is a ghrais;
'S na uile buaidh co-naisgt le cheil'
Thoirt duinne réit is slaint.

3 Do 'n ionad so theid suas na sloigh
Thoirt gloir do Righ nan naomh;

'So fhocal cluinnidh iad a bhreith
Geibh peacaich agus naoimh.

4 O! guidhibh sith do eaglais Dhia;
Iarraibh a leas do ghna,
Sith gu robh dhoibhsan thug dhuit speis!
Is aoibhneas buan gu brath!

5 O! guidheam fein duit gach aon là
Sith agus àgh ro-mhor;
Soirbheacha pailt 's an t saoghal so
Is meudach air an gloir.

6 Sith dhuit! 's am bheil mo chairde caomh
Is mo luchd gaoil gu leir.
Sith dhuit! 's am bheil mo Dhia na thàmh;
'S am bi gu brath mi fein.

## LAOIDH XXXVIII.

*Moladh do Dhia airson tiolaca a fhreasdal is a ghras.* Salm cxxxix. 14.

1 M' Athair, mo Dhia, tha uile chaomh!
'S tu rinn an t iuil dhomh riabh;
Tiochd agus do ghraidh chuimhneachean,
Le moladh ard, a Dhia.

2 Do laimh ro-fhaoilidh chum mi suas
'S mi 'n chrochadh ris a chìch,
'S mu 'm b' urra mi aon urnaigh dhealbh,
Chum thusa mi gun dì.

3 Gach bliadhn' bha lan do thiolaca,
A t ionmhais shiorruidh fein;

Ach 'san an diomhain dheanainn strí
An cunnt ad' là' ir a Dhe.

4 Gidheadh bheir e dhomh solas mor,
An cuimhneacha gach am ;
Ach 's airidh tiolaca do ghras,
An cliu is aird at' ann.

5 Seadh, molaidh mi thu, Dhia nan gras!
Airson do mhaitheas caoin ;
Gun d' fhuair mi eolas air do thoil,
'S do ghloir, ad' fhacal caomh.

6 'N tra dh' fhailneacheas an corp so Dhe,
'Sa bhuaidhean fann gu leir,
An sin coilion oibre do ghras,
Is tog mi suas leat fein.

7 An sin le m' uile bhuai le cheil',
Cuiridh mi 'n ceill gu h ard,
Le armailtibh na neamh gu leir
Ro-mheud do chaoimhneas graidh !

## LAOIDH XXXIX.

*Mola do Dhia airson a thiclaca.*

1 AIR t' uile throcair, O mo Dhia,
Tra dhearcas mi gu dlù,
A mosgla suas tha m' anam blà,
Le h ioghna, gradh is cliu.

2 Cha 'n urra mi le briathraibh beoil
An taing a chur an ceill,
Tha lasadh ann am chridhe stigh,
Ach dhuits an sin is lèir.

3 Do fhreadal chum mo bheatha beo,
Gun uireasbhuidh gun dì,
Ri am dhomh bhi sa bhroinn am thosd,
'S an crocha ris a chìch.

4 Ri m' ghearan is ri m' osnaidh mhaoth,
Chrom thu gu caomh do chluas,
'S mum b' urra mi aon urnaigh dhealbh,
Do 'n bhalbh ghabh thusa truas.

5 Tiolaca lionmhor dheonuich t iochd
Gù tric do m' anam maoth,
Mun d' thug mi riabh fanear co 'n Ti
Thug seachad iad gu caoin.

6 Tra ruith mi dian, gun mhothachadh,
An ceumaibh sleamhan oig':
Do lamh nach facas, dhion is stiur,
Is chum, gu so, mi beo.

7 O ioma slochd do-leirsin leam,
O rib is eangach bàis,
'S o bhuaraibh cealgach blasd' an uilc
Thug thu mi tearuint slàn.

8 Tra shearg mo ghruaidh fo anacair,
Rinn thus' i nuadh le slaint';
'N tra bha mi làitht' am peac' is bron,
Do m' anam dheonaich gras.

9 Shruth mìle sochair shaoghalta,
O d' laimh ro fhaoilidh chaoin;
Is ann an caraid dileas dlu.
Dhùblaich thu m' uile mhaoin.

10 Deich mìle mhìltibh comhar' graidh
Fhuair mi o m' Dhia gach là
Is chridhe ait, a mhealas iad
Le buidheachas do ghna.

11 Am fad 's is beo mi molaidh mi
Ard Righ mo bheatha s' m' iùil;
'S an deigh mo bhais an saoghail chéin
Cuiridh mi n' ceill a chliu.

12 Tra thergeas neamh, is muir, is tir,
'S thig crioch air la is oi ch',
Mo chridhe taingeil seinnidh cliu
Do Dhia nan dùl a choi ch.

13 Feadh linnte bith-bhuantachd gu leir
Togaidh mi oran binn;
Ach O! 's ro ghairid bith bhuantachd
Gu mola' Dhe a sheinn!

## LAOIDH XL.

*Maitheas Dhe.* Salm cxliv. 9, &c.

1 IS maith Iehobhah do gach dùil:
Tha shuil, le sealla caomh,
Ag amhairc feadh a chruthachaidh,
'Sa furtachd air gach aon.

2 Tha suile fos gach duil air bith
A' feitheamh ort, a Righ;
Is tha thu anns na tráthaibh ceart
A' tabhairt doibh am bidh.

3 Tha thu le freasdal pailt do làmh
A sàsuchadh am miann;

Is gheibh an t iomlan diubh an lòn
O throcair mhor an Dia.

4 T oibre gu leir bheir dhuitsa cliu,
Molaidh iad thu gu bràth;
Ach bheir do naoimh, an so, 's an gloir,
Dhuit ceol, le mola 's àird.

5 Do dhaoinibh cuiridh iad an ceill
Do bhearta treun is caomh,
Mor ghloir do rioghachd is do ghrais,
Do chairdeas is do ghaoil.

6 Do rioghachd fein, is rioghachd i
Ta siorruidh buan gu beachd;
Is mairidh t uachranachd gu brath,
Air feadh gach àl re teachd.

## LAOIDH XLI.

*Moladh do 'n Tighearna.* Salm cl.

1 O Molaibh Dia 'na theampull naomh,
'S an leig e ris a ghras;
Togaibh ur guth 's ur cridh gu hait,
Risan 's na flaitheas ard.

2 Airson a ghniomha iongantach
Sior thugaibh mola dha:
Ur cliu gu bràth cha chuir an ceill
Ro mheud a ghloir 's a ghradh:

3 Seinnibh dha ceol le gairdeachas,
An cian ata sibh beo;
Ach seinnidh sinn ni 's airde dha
Na làthair shuas an gloir.

4 Gach duine bhos, gach aingeal shuas,
O thugaibh cliu do Dhia:
An cian a bhios an t anam beo,
Sior thugaibh gloir do 'n Triath.

## LAOIDH XLII.

*Sonas clann an Tighearna.* Gna-fhocal iii. 13—17.

1 CIA Sona 'n ti do theagasg Dhe
Bheir eisdeachd gach aon uair;
'S ri gliocas neamh le moran tlachd,
Thiondas gu moch a chluas.

2 Is fearr a stor na 'n tionais faoin
A ta 's an t saogh' l gu leir;
'S is luachmhor na mhealas e gu mor
Na òr a chruinne-che.

3 Is gheibh e shuas le Dia fadheoidh,
Onoir, is gloir bith-bhuan;
Gach neach a bheir dha geill is gradh,
'S leo sith is slaint an t Uan.

4 Do 'n òg 's do 'n aosd, bheir e le cheil,
Nan shlighe solas pailt;
Is gheibh iad coran gloir gu brath,
'S trocair o Dhia gun airc.

5 Cia sona uimesin an dream,
Tha umh' l do aon-mhac Dhe!
Do sholasaibh tha shlighe lán;
Is sith do ghna 's gach ceum.

*Gliocas Dhe a' gairm ri daoine.* Gna-fhocal viii. 12. gu chrich.

1 BIBH tosdach uile chlann nan daoin,
Tra ghlaodhas gliocas De;
A bhriathra thugar leibh fanear,
'S da earail thugaibh geill.

2 Bu mhise annsachd Dhe o thus,
Mun robh na neamha ann;
'S mun d' fhuair an domhain mor a bhith,
Bha mise feadh gach am.

3 Tra chroch e 'n talamh cothromaicht'
Gun taic ris o aon taobh,
Dhearc mi le solas mor an sin
Air ionad-conaidh dhaoin

4 Dhealbh smaoin mo chridh' o shiorruithe-
Lan tearmunn doibh o 'n bhàs; [achd
Neo-chaochlaidheach, uaidh sin gu so,
Tha m' iochd dhoibh is mo ghràdh.

5 Ri m' theagasg eisdibh uime sin,
Is gheibh sibh beatha uaidh;
Is sona 'n ti bheir geill do m' lagh,
'S bidh 'n ti nach tabhair truagh.

6 Anns gach ceum is mise an t iuil,
Gu aoibhneas shiorruidh shuas;
Tha beatha 's cairdeas aig gach neach
A leanas mi gach uair.

7 Ach 's naimhde mor d' an anma fein,
Na dhuiltas geill do m' reachd;

'S na bheir sior-fhuath do m' theagasg-naomh,
Chum Ifrinn theid gu beachd.

## LAOIDH XLIV.

*Dol gu tigh a bhron.* Ecles. vii. 2—6.

1 O Sibhs' air fad le 'm b' ail bhi glie,
Bibh tric an tigh a bhron;
Oir luath na mall tha sinn gu leir
Ri fulang pein is leon.

2 Is fearr gu mor bhi gabhail tlachd,
An conaltra na naoimh;
Na 'n cridh a lot le solas baodh,
An cuideachd dhaoine daoi.

3 Ma se 's gum bi an cridhe naomh,
Taisbeanar e sa ghniomh;
Bi naomh reachd Dhe na riagh'lt gach la,
'S na cho-fhurtachd do 'n chridh.

4 Is theid a mhuintir so gu tric
Gu bothan bochd a bhroin;
Ach leis an dream air bheagan ceill'
'S aoibhinn talla cheoil

5 Is diombuan aighear dhaoine daoi,
'S is dlu dhoibh amhghar truagh;
Mar bhoisge fuaimneach droighinn fhaoin,
Ghrad chaochlas a chum luath.

*Beatha, la nan gras & an dochas.* Ecles. ix. 4—10.

1 'SE nis an t am bhi reidh ri Dia,
'Se nis an t am thoirt geill do 'n Triath;
Am feadh a mhaireas là nan gras,
Feudaidh gach neach dol as o 'n bhas.

2 'S i so an uair thug Dia gu caomh,
A shechna truaigh 'sa dhol gu neamh;
So cothrom aigh ta dian-dhol seach,
Deanar deagh-bhuil dheth leis gach neach.

3 M' anam, gabh curam nis na thra,
A chum 's nach bi thu truaigh gu brath;
Oir saothair, seol, no obair ghlic,
Cha deanar leat gu brath fo 'n lic.

4 San uaigh gu 'n bheil sinn uil' a' triall,
Maithneas cha 'n fhaigh 's cha d' fhuaradh riabh,
Gun chaochla bithidh cor gach neach,
Gu am da bhinne teachd amach.

## LAOIDH XLVI.

*Do 'n òig* Ecles. xii. 1

1 CUIMHNICH do Dhia an laithibh t oig',
Is cur do dhochas ann;
Mun d' thig na bliadhnai breoite tinn,
S' am fas do bhuaidhean fann.

2 Anis gun dàil le d' uile chridh'
Bi umh' l do lagh do Dhia,
'S cuimhnich do Chruthadar an tràs
Mu 'm fas thu aosmhor lia.

3 Oir gairid uait tha leabaidh bhas,
Seadh, tha e cheana dlu,
Ni t aoibhneas talmhaidh leagadh sios,
Co iosail ris an uir.

4 Smuaintich, le tlachd a nis na thra,
Air Dia d' an dual gach cliu;
Is buaidhean t anam, 's buill do chorp,
Thoir seachad dha gu dlu.

## LAOIDH XLVII.

*Ainm Iosa.* Dan. i. 3.

1 CIA milis ainm Iehobhah Ios',
Do 'n chreid' ach ann 's gach uair!
Is ioc-shlaint e na uile fheim,
A chuireas trioblaid uaith.

2 Do 'n spiorad brist' is slainte e,
'S do 'n chridhe craite sith;
Is manna e do 'n ocarach,
Is fois do' n ti tha sgith.

3 Ainm chaomh! is tu is bunait dhomh
Mo sgia is m' aite tamh;
M' ionmhais nach failu, is tu gach uair,
Le iomlanachd do ghras.

4 Leatsa tha m' urnaigh taitneach shuas,
Ged tha e truailldh ghna;
Cha bhuai'ch an namh le casaid breig,
Oir tha mi 'g earbs' ad' ghraidh.

5 Iosa! mo bhuachaill, is 'm fhear-posd,
Mo shagairt, m' fhaidh, mo righ;

Mo Thighearn', is mo Shlan' car chaomh,
Gabh mola uam a chaoidh.

6 'S anfhann oidhirp lag mo chridh,
'S mo ghradh tha fuar gu leor;
Ach 'nuar a chi mi suil ri suil,
Molaidh mi mar bu choir.

7 Gu ruig an t am sin labhraidh mi
Gach uair air meud do ghras;
Is o biodh luaidh air t ainm ro chaomh,
Toirt sòlas dhomh am bhas.

## LAOIDH XLVIII.

*Aora chealgairean gun sta.* Isaiah i. 10—19.

1 MAR so deir Dia, ri cealgairean,
"Ur n iobairt tha gun stà;
Tha m' altair sgith d' ur tiolacaibh,
'S thug mi d' ur n aora gràin.

2 Ged las ur n iobairtean gu neamh,
'S ged dhorchaich tuis an speur;
Gidheadh bheir mise fuath is gràin
Do ghniomh ur lamh 's duibh fein.

3 Ur trasg 's nr n urnaigh 's fuathach leam,
'S ur laithe feill faraon;
Oir tha ur cridhe lan do cheilg,
'S ur slighe cam is claon.

4 Na tairgibh dhomhsa onoir fhaoin,
Ach foghlumaibh mo reachd;
Teann thagraibh cuis na bantraiche,
'S air fann na deanabh lochd.

5 Ach biodh air 'n earbs' amhain an Criosd,
'S na fhireantachd gach uair;
Glanaibh air falbh gach lochd na fhuil,
A dhoirt e 'n riochd a shluaigh.

6 'N sin dearg mar chorcar ge do robh
Ur lochdan, nighear uaibh
An sal, is bidh sibh glan' trid grais;
Mar shneâchd is aillidh snuaidh."

## LAOIDH XLIX.

*Meudacha agus sith rioghachd Chriosd.*
Isa. ii. 2—5.

1 FEUCH! eiridh san linn dheireannaich
Naomh-theampuil Dhia na gloir,
Os cionn nan beann 's nan sleibhtean ard;
Fàth iongantais ro mhor!

2 Da ionnsuidh thig na cinnich ait,
Gach teanga 's treibh le cheil';
Ag radh suas greasainaid gun dàil,
Gu teampull aluinn De.

3 An solas thig o Shion ard
Dealraidh feadh dhucha cèin;
'S do 'n Righ na shuidh air Salem ta
Bheirear 's gach aite geill.

4 Sgaoilidh a shoisgeul measg gach sluaigh,
Mar dhealanach nan speur;
Bi phobull lionmhor ann 's gach dùich,
Bi 'n aireamh mar am feur.

5 Le cònnspoid is le h an-iochd borb
Cha bhuairear linn nan gras;

Gu speal is coltar iompaichear
Gach claidhe 's inneal bàis.

6 Le namh nis mo cha chasgrar namh,
'S cha bhi san àraich caoidh ;
Cha chruinnich trompaid sloigh le cheil,
'S cha 'n eighear cath a choidh.

7 O ghineil Iacoib, uime sin,
Thighibh gu teampull De ;
'S na sholas-san, tha dealrach glan,
Sior thriallamaid gu neamh.

## LAOIDH L.

1 FEUCH ! dh' eirich solas air na sloigh
Bha chonuidh 'n duibhre bais;
Is air an t sluagh a bha fo sgail,
Nis dhealruich Grian nan ghras.

2 Do t ionnsuidh-sa a Ghrian an àigh !
Le failte thig gach sluagh,
'S iad aoibhinn mar luchd buan o'n fhaich'
S' am foghar taisgte suas.

3 Oir thog thu dhinn ar n uallach goirt,
Is mhill ar n uile namh,
Le d' ghairdean treum ghrad thilg thu sios
An t iomlan chum an lair.

4 Mar Laoch a' ruith feadh fala 's àir,
Tha Slanui' ear nam buadh ;
Mar cheumaibh dealanach nan speur
Bheir thu fo gheill gach sluaigh.

5 Feuch dhuinne rugadh mac an àigh;
Fhuair sinn Slanui ear treun!
Gach treibh air thalamh geillidh dha,
Is aingle neamh gu leir.

6 Prionnsa na siochaint canar ris,
'S e 'n Ti ta glic is treun;
Le ceartas riaghlaidh e gach sluaigh,
O chathair shuas air neamh.

## LAOIDH LI.

*Tearuntachd na h eaglais.*

1 CIA gloirmhor àluinn cathair Dhe!
Sion cia breagh a snuadh!
Innte chuir Dia a chathair Righ,
Chum mairsinn siorruidh buan.

2 A ballaidh dionaidh e le ghras,
Gu lar cha tuit i choidh;
Ni slainte tearmunn di gach taoibh,
'S Ifrinn cha 'n fheud a claoidh.

3 A dhorsaibh siorruidh eiribh suas.
Fosglaibh gu luath o cheil';
'S gu racha naomh shluagh Dhe asteach,
A thug d' a reachd-san geill.

4 An so gun airceas mealaidh sibh
Sith sholasach gu brath;
Sibhse le 'n ionmhuin ard ainm Dhe,
'S tha deanamh buin a ghras.

5 Earbaibh a Dia sior earbaibh as;
Gach eagal fograibh uaibh;

Aig Dia tha cumhachd chum ur dion,
Feadh linn nan linn gu buan.

## LAOIDH LII.

*Fo bhuaire—ach teicheadh chum Criosd an didein.* Isa. xxxii. 2. John vii. 37, 38.

1 IOS', a ghradhaich m' anam truagh,
Gu uchd do ghraidh teichidh mi,
Fhadsa tha an doinionn garg,
Annads' faigheadh m' anam sith.
Folaich mi, a Shlan ear chaomh,
Gus an d' theid an tuil so seach;
Stiur mi chum an caladh naomh;
O gabh m' anam chum do theach!

2 Dìdein eile ni 'm bheil ann,
Tha m' uile anam chrochadh ort;
Cum mi suas le d' lamh gu treun,
Thoir dhomh coghnadh agus neart.
Tha mo dhochas annad ghras,
Uait tha m' uile sholas teachd;
Dion mi fo do sgia 's gach cas,
Annad tha mo dhoigh gu beachd.

3 Stusa Shlan' 'ear, m' uile mhiann;
'S tu gach uile anns gach am;
Tog mi suas, is thoir dhomh treoir,
Misnich thoir do m' chridhe fann.
'S naomha, 's naomha, t ainm a Thriath,
Tha mis' uile ciontach truagh,
Salach lan do ghrainaileachd,
Tha thus' naomha anns gach buaidh.

4 Pailteas gras tha maille riut,
Gras chum maitheanais thoirt seach;
Biodh an sruth tha slainteal naomh,
Glanadh uam gach sal tha steach.
Uait amhain tha beatha teachd,
Sasuich mi le d' ghras gach uair;
Gabh am anam còmhnuidh shior,
Faigheam ait ad' àros shuas.

## LAOIDH LIII.

*Neart o 'n Tighearna.* Isa. xl. 47, gu chrich.

1 CARSON a dhoirtear leat amach
Do chaoidh, gun duil ri h iochd?
Ceart mar nach tugadh Dia fanear
Cuis neach air bith da shliochd.

2 Esan a chruthaich talamh 's neamh,
Am bheil n thearmann gann?
No 'm feud an lamh a dhealbh gach ni
Fas sgith gu brath no fann?

3 Maith, glic, is uile chumhachdach,
Tha 'n Triath a ta gar dion;
A shlighe ge nach leir do neach,
Is ceart e anns gach gniomh.

4 'S mor fath ar misnich uime sin,
Fo cheannsal Dhia nan sluagh,
Do 'n fhirean lag bheir esan neart,
S' do 'n anfhann bheir e buaidh.

5 Caillidh na sean daoine an treoir,
'S an oigridh fein an lùgh;

Ach mheud 's a th' fheith ri Dia nan gràs,
Tha slainte dhoibhsan dlù.

6 Le casaibh lughar siubhlaidh iad
San t slighe dh' ionsuidh gloir,
'S fasaidh an neart mar thriallas iad
Nan giulan diadhaidh còir.

7 Air sgiathaibh creideimh eiridh iad,
Mar iolar luath nan speur,
Oscionn an t saoghail dhorcha so,
Gu Dia an airde neimh.

## LAOIDH LIV.

*Ciunas Chriosd do chlann nan daoine.*
Isa. xlii. 1—4.

1 FEUCH m' Oglach! feuch mo sheircinn ghraidh,
'Se arduicht ann am neart;
Mo roghain e do 'n t sluagh gu leir,
Dha thug mi speis gu beachd.

2 Airsan gu saibhir tuirlingidh
Mo Spiorad Naomha fein,
Chum anns na duchaibh iomallach
Mo bhreith gu cuir e 'n ceill.

3 Seimh agus ciuin gun gheilt no biurb',
Bheir esan breith neo chlaon;
Cha bhrist e 'm feasd a chuile tha brùit',
'S cha mhuch e 'n lasair chaol.

4 Gu lasair seidear leis an t srad;
Do 'n lag bheir e làn bhuaidh;

Feadh mhor-thir 's eilean sgaoilidh èud;
Is geilidh dha gach sluagh

5 Canaibh do 'n Tighearn oran nuadh!
Air ainm biodh luadh 's gach ait;
Feadh muir is tìr is innse cian,
Biodh moladh Dhia gu brath.

6 A chathair mhor! is fhasach fhaoin!
Molaibh maraon ar Dia;
'Sa mhachair thugaibh mola dha,
'S na bheil nar tamh feadh shliabh.

7 Seinneadh gach sluagh gu h aon-sgeulach,
Gloir ionmholt Dhe bhith-bhuan;
'S do 'n chaithream aoibhinn agus throm
Co fhreagradh fonn is cuan!

## LAOIDH LV.

*Gradh neo-chaochlaidheach an Tighearna.*
Isa. xlix. 13—17.

1 A Neamha togaibh luaghair ait;
A thalaimh binn cheol seinn;
A shleibhte canaibh co sheirm chiuil,
'S gach duil air feadh gach linn!

2 Feuchaibh cia trocaireach ar Dia!
Cluinnibh a bhriathra grais;
Do 'n anam thruagh bheir co-fhurtachd,
Is saors' o dhochainn bais.

3 Sguiribh, an laithaibh goirt ur claoi',
Do 'r caoi 's do 'r gearan cruaidh;

An saoil sibh nach d' thoir Dia fanear
Staid gach aon neach da shluaigh ?

4 An diobair mathair ciochran maoth,
A brollach, le h aniochd ?
Nach maothaich osna 's deoir a cridh,
'S nach gabh i truas da shiochd ?

5 Ach arsa Dia ged chaochail iochd
Da gineil anns gach mnaoi,
M' iochdsa do m' shluagh, agus mo ghaol,
Gun chaochla mairidh chaoidh.

6 Domhain air dearnaibh mo dha laimh,
Ainm Shion ghearr mi sios ;
A balla briste cairidh mi,
'S h àrois togaidh ris.

## LAOIDH LVI.

*Fulangais, bas, agus gloir Chriosd.* Isa. v. 3.

1 CIA tearc an dream le creideimh beo,
A ghabhas eolas uainn ;
No mothaicheas o 'm fiosrach fein,
Mor chumhachd Dhe bhith-bhuan ?

2 Tha Iosa teachd ! gun ghreadhnachas
A dh' fhoilseachà cia dlù ;
Oir daoine talamhaidh air cha 'n fhaic
A bheag do ioghnadh shul.

3 Mar chinneas ann am fasaich fhaoin
Luibh mhaoth gun churam sluaigh
Mar sin san t saoghal aingidh so,
Dh' fhas Criosd fo an-neart suas.

## LAOIDH LVI.

4 Fo dhimeas is fo tharcuis dhaoin,
Feuch fear an amhghair thruaigh !
Is bron a' leantuinn ris gun chlos,
An taobh a bhos do 'n uaigh.

5 Ach cha be fein ach sinne thoill,
Gach cràdh a rinn a leon ;
Oir neo-chiontach sheas e nar riochd,
'S gu h iochdmhor ghabh air bron.

6 Gidheadh mar dhroch-dhuin mheasadh e,
'S mar fhògarrach o ghras ;
Tra dhoirt e fhuil airson an t sluaigh,
Fo osnai' chruaidh a bhàis.

7 Le naomh fhuil nigh e dhinn gu glan
Ar truailleachd is ar lochd ;
Leighis a chreuchdan, 's shaor a bhas,
Gu brath ar n anma bochd.

8 Chaidh daoine dall is ceannairceach
Air seachran truagh, mar threud,
Ach ghiulan Criosd ar n easaontas,
Is dhiol ar n uile bheud.

9 Fo bhuille trom ar smachdachaidh,
Feuch giulan caomh Mhic Dhe !
Mar uan gun lochd a dh' imlicheas
An lamh le 'n casgrar e.

10 A ghinealach co dh fhoillsicheas ?
'S e'n cuibhreach cruaidh an sas,
Feuch dhiteadh e le samhla reachd,
Is thugadh seach gu bas.

11 Le peacaich luidh e sios san uir,
Na beartaich thug dha uaigh;
Mar chaith e bheatha chriochnaich e,
Gun chiont', air meud a thruaigh.

12 Mar so ged bhruthadh e le Dia,
Dh' eirich ar Triath a ris;
Oir iobairt iomlan aon mhic fein
Dhiol ceartas De gu sior.

13 Oir, arsa Dia, lan shoirbhichidh
Mo thlachd 'na laimh gun cheist;
Bidh ghineal lionmhor feadh linn,
'S bidh inbhe mor am feasd.

14 Bidh anam ait tra dhearcas e
Air toradh pailt a phéin;
Is bheir na sloigh a shlanuich e,
Clia sior d' an Slan' ear treun.

15 Roinnidh e chreach le phobul fein,
'S do 'n cug bheir gach aon namh
Le ciontaich ged luidh e san uaigh, ;
Dh' eirich le buaidh an aird.

16 Dh' fhuiling e dhiola cionta dhaoin',
'Sa dh' fhaotainn sith da shluagh;
'S mar charaid sior bheo 'n is air neamh,
Tagraidh e 'n cuis gach uair.

*Gairm an t soisgeul.* Isa. li. 1.

1 THUGADH gach uile aon fhaear,
Le cridhe aobhainn ait;
Tha tromp an t soisgeul gairm gu h ard,
'Sa tairgse slaint' gu pailt.

2 O sibhs' tha basacha gun lòn,
'S a beath' chadh air a ghaoith,
Tha stri ri 'r n anma shasacha
Gach là, le sòlas baodh.

3 Tha 'n cuirm is fearr air ull' achadh
Le gliocas siorruidh Dhe,
O Thigibh, ithibh, sasuichibh,
Ur n anma bochd gach rè.

4 O sibhs' tha miannach uisge beo,
'Sa basacha le dì,
An so lan-chaisgidh sibh ur tart
San tobar nach gabh traoigh.

5 Tha ionmhais pailt do ghraidh a Dhe,
Na dhoimhneachd mor do ghna!
Co doimhinn ri ar n uireasbhuidh,
'S neo-chriochanach gu brath.

6 Tha geataibh grais an t soisgeul naomh,
Fosgailt gach oi' ch' is là;
Tha sinne Shlan' ear chaomh a teachd,
O taisbean dhuinn do ghradh!

*Gairm 'an t soisgeul.* li.

1 O Dhaoine tartmhor! thigibh chum
Sruth pailt nan uisge' beo;
An nasgaidh gheibh am bochd a dhiol,
Gun airgiod is gun òr.

2 Carson a struidheas sibh ur maoin
Air nithe faoin nach biodh;
'Sa chailleas sibh ur sao' ir gach la
Mu ni nach sasuich miann?

3 Gu deonach cromaibh riums' ur cluas,
Ma 's ail leibh suaimhneas fior;
Le m' theagasg bidh ur n anma beo,
Is gheibh sibh solas sior.

4 Eisdibh is mairibh beo gu brath!
Mo chumhnant grasmhor 's leibh;
An trocair a rinn Daibhidh ait,
Gun airc bheir mise dhuibh

5 Mar fhianuis roghnaich 's thog mi e,
Mar cheannard treun do m' shluagh;
Gach fine gairmidh e o chein,
'S bheir iad fo bhrataich buaidh.

6 Feuch criocha cian nach b' athne dhuit,
'S do nach b' athne thu,
Ard Fhaidh! do t ionnsuidh cruinnichidh,
'S do m' ainmsa bheir iad cliu.

7 'N sin stiurar ducha iompaichte,
Le h aoibhneas is le fois;
Na sleibhte seinnidh air gach taobh;
Buailidh gach craobh a bos.

5 An àite dhraigheann agus dhreas
Bidh ur chroinn uain' a' fas;
Mar so sior mhairidh 's bheir gach duil
Ard chliu do Dhia nan gras.

## LAOIDH LIX.

*Meudacha na h eaglais.* Isa. lx. 3—6.

1 BIBH ait, Tha 'n Slan' ear Rioghach shuas!
San dùchaibh cein gheibh esan buaidh;
Gheibh peacaich, beath', is slaint' o bhas,
'S molaidh iad esan 's meud a ghras.

2 Tha clanna Dhe, gach là a teachd,
Am fad chum Sion naomh gu beachd;
Iads' a bha roimh' nan oighre truaigh,
Tha striochda sios do Chriosd gu luath.

3 O biodh e buadhar thar gach namh,
Le meud a ghras is neart a lamh!
'S mar dhealanaich nan speur gu luath,
Sgaoileadh a shoisgeul measg gach sluagh!

4 Ard halleluiah binn do 'n t Uan,
Dha seinneadh neamh is fonn is cuan!
Cuiribh an ceill a ghloir gu brath,
Ann oran mairrionn mar a ghradh.

## LAOIDH LX.

Jer xi. 23.

1 CIA iongantach do ghras a Dhe!
A dh' oibrich slainte dhuinn,
A rinn do naimhdean, cairdean caomh,
'S do cheannairceach rinn clann.

2 Ghabh Criosd oslaimh an obair mhor
A thoirt mun cuairt le bhas;
Tha fhuil a' deanamh eidirghuidh',
'S aig eigheach, "maitheaneas."

3 Ach aon ni eile 's eigin gras
A dheanamh dhuinn gu beachd,
Oir ni sinn tàir air Criosd is fhuil,
O 'm bheil gach slainte teachd,

4 'S eigin gun leig an Spiorad ris
Obar an t Sian' ear chaomh;
An sin moth' chidh an cridhe cruaidh,
Ath-ghinmhuinn nuadh is naomh.

5 Ceannaicht le fuil, 's athnuadhaichte,
Is sabhailte lè gras;
Tha aite clann, ann tigh ar Dia,
Aig ceannairceach gu bràth.

## LAOIDH LXI.

*An Cumhnant Nuadh.* Esek. xxxvi. 25—28.

1 THA 'n Tighearn cur an ceill a ghras,
Feuch bheir mi sibh o dhoimhneachd bas;
Bheir mi air falbh an chridhe cruaidh,
Is mise mhain gheibh seirbais uaibh.

2 Mo ghras mar shruth tha ruith do ghna,
A chum ur glanadh nis 's gu brath;
Da 'r n oibre aingidh bheir sibh fuath,
Is bidh sibh umh' l do Dhia nan sluaigh.

3 Air so tha m' fhirinn toirt dhuibh cinnt'
Gu m' buin mi dhuibhse feadh gach linn,
Bi sibh 'nur pobull dhomh gu brath;
'S cha 'n ath' raich dhuibh mo chaoimh-
neas graidh.

4 Coillion, O Dhe, dhuinn t fhocal naomh,
'S gu saibhear doirt' do ghras o neamh;
A chum 's gun iarr ar anma Dia,
O doirt' do Spiorad nuas gu fial.

5 O 'n am san d' thug thu beatha seach,
Am meud do throcair do aon neach,
Tha 'n obar naomha uile uait;
O thus a bhos gu chrioch a shuas.

## LAOIDH LXII.

*Maitheas Dhe.* Nahum. i. 7.

1 THIGIBH O anma ioiriosal
Do Dhia le cliu is gradh,
Oir tha e maith, gun choimeas maith,
'S tha shlighibh caomh gu brath.

2 Tha 'n cruinne uile fo a stiur,
Air bith tha uaith do ghna;
Ach tiolaca ni 's luachmhor dhuinn,
Tha taisbeanadh a ghradh.

3 Thug e a Mhac, be aon-ghin Mhic,
Chum ciontaich thoirt o thruaigh!
Ann so a mhaitheas thaisbeau e
Na oirdheircas do shluagh.

4 Thig sinn a chum an dìdein so,
Oir tha ar dochas ann;

'Se 's daighneach ladir, 's aite tamh,
O thrioblaidibh gach am.

5 Do shuil tha dearca nuas, a Dhia,
Airsan da 'n dochas thu ;
Sa dhuil lan shasuichidh leat fein,
San taisbean e do chliu.

6 Ciod e an onòir bheir sinn uain
Do d' ghradh ro mhor, a Dhe!
Cha chur gach cliu tha bhos is shuas
Gu brath a leth an ceill.

## LAOIDH LXIII.

*Aoibhneas ann Dia na slainte.* Habac. iii. 17, 18.

1 CHOIDH ge nach toir crann fige blàth,
'S nach fas air fion chrann meas;
Sao' ir a chrainn ola ge do threig,
'S fas dèis gun bhi air slios.

2 Gach treud o 'n mhainnir ge do bhuail
Grad-fhuathas' nuair nach saoil ;
Greigh ge nach fag an t earrach cruaidh
No bò air uachdar raoin :

3 Gidheadh san Triath bi mise ait,
Is ni mi uail na ghradh ;
Mor aoibhneas ni mi ann am Dhia;
'S e Dia mo shlaint' gu brath.

4 Bheir Dia dhomh neart chum ruith gu dian,
Mar fhiadh air fireach ard,

Is bheir e mi gu riogh' chd na gloir,
Fo sheola caomh a ghrais.

5 'Se Dia mo stor, mo bheatha, 's m' iuil,
O 'n d' thig mo lugh 's mo threis;
Gainne no gort, beatha no bas,
Cha sgar ò ghradh mi 'm feasd.

## LAOIDH LXIV.

*An tobar a chaidh fhosgaladh.* Zech. xiii. 1.

1 THA tobar air a fosgaladh
Le fuil ro naomh Mhic Dhe;
A ghlanas uain ar n eacairtibh,
'Sa ni sinn nuadh gach rè.

2 Bha aoibhneas air a ghaduich' thruagh
'San tobar so na là;
An sin feudaidh mise m' eacairt throm,
A ghlanadh uam gu brath.

3 T fhuil cha chaill, O Uan gun lochd!
A h eifeachd feadh gach linn,
Gus am bi eaglais shaorta Dhe
Oscionn gach peac' is pein.

4 O 'n am sam facadh mi an t sruth
Tha ruith o d' chreuchda naomh,
Be gradh gun chrioch a b' oran dhomh,
'S is e gu h ard air neamh.

5 An sin ann oran binn cheol ard,
Seinneam do chliu gach uair;
'N tra bhios an teanga liodach so
Gu tosdach anns an uaigh.

*An urnuigh a theagasg Criosd d' a dheisciobluibh.* Math. vi. 9—13.

1 ATHAIR gach duil a bhos is shuas!
D an dual gach cliu is gloir;
Ad' lathair striochdaidh sinne sios,
Gu h-iosal mar is coir.

2 T'ainm naomhaichear 's na h-uile ait,
Is aora dha gach slogh;
Craobh-sgaoil do shoisgeul 's thoir dha buaidh,
Is luathaich riogh' chd na gloir.

3 Deanadh gach duil air thalamh bhos,
Do thoil mar ainglibh neimh;
Dhi geilleadh iad le cridhe ait,
'S le giulan macant seimh.

4 Ar n aran lathail deonaich dhuinn,
Is cridhe taingeil leis;
Is ciod air bith is cuibhrionn duinn,
Do bheannachd biodh na chois.

5 Maith dhuinn ar fiacha trom a Dhe,
Do reir mar mhaithear leinn,
D' ar feichnibh fein an ea-ceartean,
'S gach beum a thug iad dhuinn.

6 Na leig am buaireadh sinn, ach gleidh
Sinn o gach lochd, a Dhe;
Oir rioghachd, cumhachd, 's gloir gun chrioch,
Is leat air feadh gach rè.

*Criod fois an anam.* Matt. xi. 28.

1 O Sibhse ta le uallach trom
An uilc 's an eagail leoint,
Thigibh do m' ionnsuidhsa is gheibh
Ur n anma fois is treoir.

2 Le cridhe umhal togarach
Mo chuinge-sa togaibh oirbh;
Do m' cheannsal geillibh is do m' reachd;
Gu beachd cha 'n 'eil e doirbh.

3 Oir caomh tha mise agus seimh,
'S cha dean mo chuing 'ur cradh;
Foghlumaibh uam 's ur n anma sgith
Fois shiorruidh gheibh is àgh.

4 Mar so deir guth an t Slan' ear chaomh,
A dh' fhuiling ann ar riochd;
'Sa thaisbean air a chrann a cheus,
Ro-mheud a ghradh is iochd.

5 Tha mise teachd ad ionnsuidh-sa
A Charaid chlann nan daoin,
Le m' ea-ceartaibh tha lionmhor trom,
O glan iad uam gu caoin.

## LAOIDH LXVII.

*Mu Shuipeir an Tighearna.* Math. xxvi. 26—29.

1 'S AN oidhche san do bhrathadh Ios',
'Se reidh gu bheatha leigeadh sios,
Ghlac e aran is bheannuich e;
Toirt buidheachais do Dhia nan neamh.

2 'N sin thubhairt e r' a chairdibh gaoil,
('S e briste an t samhluidh sin air fheoil)
Glacaibh, ithibh ; uaidh so gu brath,
Air chuimhne gleidhibh meud mo ghradh.

3 Ghlac e an cupa fos 'na laimh,
Is thog e ris a ghuth an aird,
Tra labhair e le briathraibh sith,
Is teas-ghradh lasa suas 'na chridhe ;

4 M' fhuil amhuil so do bheiream seach,
A dhioladh ceartas Dhe gu beachd ;
So seula cumhnainte nan gras,
Cruaidh naisgte leamsa ann am bhas.

5 Lan-luchdaichte le gradh do dhaoin',
Tha 'n cupa so 's an ioc-shlaint' saor ;
Gabhaibh dheth uile, 's bithibh beo ;
Bibh cuimhneach orms' thug suas an deo

## LAOIDH LXVIII.

*Air suispeir an Tighearna, no Deanaibh uail ann 'sa chram.* Math. xxvi. 26—29. Gal. vi. 14.

1 REIR t ordugh fein, O Shlan' ear chaomh,
Ithe le gradh am fèisd tha naomh ;
Tha aran 's fion ga rionn gun dì,
Ach 'san ort fein a tha gach crìdh'.

2 Ar creideimh tha am meud do ghras,
Is ha ar duil ri beath' o d' bhas ;
Is coran gloir a shuas leat fein
Oscioun gach peaca, buair, is péin.

3 So ged' mheas an t saoghail mar nair,
Is air do chuis ged' ni iad tair,
Bithidh ar 'n uail ad' ainm do ghna,
'S ad' chranna-cheus amhain gu brath.

4 Gu h ait tha sinne 'g inns' do 'n t sluaigh,
Esan bha marbh gu d' fhag e 'n uaigh;
Is tha e beo dh' ain-deon gach namh,
'S tha sinne feitheamh ris o neamh.

## LAOIDH LXIX.

*Gradh Chriosd.* Matt. xxvii. 50, 51.
John xv. 13.

1 FEUCH slanui' ear a chinne daoin
Ceusta ri crann an aird!
Cia mor a ghradh do cheannairceach,
A dh' fhuliang péin nan ait!

2 Cluinn osna! 'nuair tha 'n cruinne bhos
Fo bhall-chrith ann 'n an am;
Roinn bhrat an teampull reub' o cheil',
Is creagan sgolt', is beann.

3 Tha 'n slainte shiorruidh criochnaichte,
"Gabh m' anam," thubhairt e;
Lub e a cheann is fhuair e bas!
A dhiola ceartas Dhe!

4 Ach ge do thuit e sios le bas,
Ghrad chriothnuich ifrinn fein;
Dh' eirich e 'n aird le gloir o 'n uaigh,
Is dhearbh e so do dhaoin.

5 O Uan Dhe! an robh péin a riabh,
No gradh co mor ri d' ghradh!

O biodh gach duil 'sa chruitheachd mhor,
Ga chuir an ceill gu brath !

## LAOIDH LXX.

*Teachd Chriosd.* Luc. ii. 8—14.

1 AIR bhith do bhuachaillibh le cheil'
A' faire' treud san oidhich',
Thaisbeanadh aingeal doibh o neamh
'S am magh lion e le soills'.

2 Bu mhor an oillt ach thuirt e riu,
Na gabhaibh geilt no sgà ;
Oir sgeul ro ait tha agam dhiubh,
Is do gach linn gu brath.

3 'N diu rugadh dhiubh am baile 'n Righ,
An Slanui' ear, seadh Criosd ;
Feuch cluinnibh uamsa comhara.
Le 'm mothaich sibh gur fior.

4 An naoidhean neamhaidh gheibh sibh 'n sin,
Fallas do rosgaibh dhaoin,
'S e paisgt' an trusgan an-uasal,
'S na luidh am prasaich fhaoin.

5 Labhair an seraph so 's air ball
Bha 'm magh do ainglibh làn,
A seinn gu binn do Dhia na sìth ;
'S be' so bu bhri d' an dàn.

6 " Gach Gloir do Dhia 's na neamhaibh shuas !
Sith bhuan air thalamh ta ;

Nochd Dia dheadh-thoil do 'n chinne-
daoin',
'S cha traoigh am feasd a ghradh."

## LAOIDH LXXI.

*Air an ni ceudna.* Luc. ii. 8—14.

1 O Dhaoine, duisgibh, suas gu seinn,
An oran neamhaidh nuadh;
Le ainglibh failtichibh an la,
'S an d' rugadh Righ nan sluagh.

2 Thoisich am binn cheol ard air tùs
Measg armailtibh na neamh,
'S air feadh gach ait san ionad ud,
Chaidh 'm fuaim le clarsaich naomh.

3 Bha 'n oran, is an aoibhneas nuadh,
Do ainglibh gloirmhor Dhe;
Is ruith e gun tamh, air feadh gach duil
Bha 'g aiteacha nan neimh.

4 Anuas trid luchairtibh nan speur
Thainig an sgeul gu grad,
'S le h aoibhneas, ruith na h ainglibh nuas,
Gu daoine leis gun stad.

5 Cluinn iolach armailtibh na neamh !
Is e so bri an dan ;
" Gach gloir do Dhia air feadh gach linn,
Is sith do chlann nan daoin."

6 Co-fhreagradh maid le aoibhneas ard,
" Gach gloir do Dhia nan gras ;
Sith is deadh thoil a nios do dhaoin,
Oir, rugadh Csiosd gu bas."

7 Failt', a Phrionnsa na beatha, failt,
Mo Shlan' ear o gach truaigh;
Ged fhailnich gach duil 's ni 'ta ann,
Gheibh thusa cliu bith-bhuan.

## LAOIDH LXXII.

*Na beannachdan tha srutha o theachd Chriosd.*
Luc. iv. 18, 19.

1 CLUINNIBH sgeul ait; tha Ios' air teachd,
Ri 'n robh o shean ar duil;
Lionar gach cridh le gairdeachas,
Seinnear gu brath a chliu.

2 Tha 'n Spiorad dhoirteadh air gu pailt,
Ri fhaicinn anns gach ni;
Tha gloicas, cumhachd, eud, is gradh,
Dealra 'na uile ghniomh.

3 Le theachd, lan shaorar braighde truagh,
Bh' aig Satan fo chruai-ghlais;
Oir sgaoilidh e gach cuibhreach teann,
Is sgealbaidh dorsa prais.

4 Le theachd, neul cionta thead air cul,
'S thig fradharc iuil do 'n dall;
Claisteachd do 'n bhodhar, 's caint do 'n bhalbh,
'S do 'n bhacach lugh nam ball.

5 Le theachd, gheibh bochd is uireasach
Lan diol do shaibhreas grais;
An cridhe briste ceanglar suas,
An t anam truagh bidh slan.

6 Thainig là saoruidh ait ar Dia,
'S maithéar ar fiacha dhuinn;
Oir choilion Dia a ghealla mor,
Is bidh e 'n comhnuidh leinn.

7 Hosanna ait do Righ na sith!
Nis is a ris gu brath;
Co fhreagradh neamh is muir is tir,
Le co-sheirm shiorruidh dha!

## LAOIDH LXXIII.

*Iosa luathacha gu fulang.* Luc. ix. 53. and xii. 50.

1 AN Slanui' ear, bu mhor an gradh,
A las na anam suas,
siubhail gu Ierusalem,
Ro' dheisciobluibh gu luath!

2 Deadh ghean do dhaoin' is eud do Dhia,
'S iad tha na uile smaoin;
Tha cabhaig air gu fhuil a dhoirt',
Airson a chinne daoin.

3 Le uile fhulangais na làir,
Is truaigh neo-athnaicht dhuinn,
Ruith e le lasar graidh na chridh,
A thoirt ar 'n uallach dhinn.

4 A Thighearna, molaidh sinne t ainm,
Is sgaoilidh sinn 's gach ait,
Slainte do 'n duine dh' fhuilaing bas,
'S do 'n Dia a dh' eirich ard.

5 'N tra chi ar suil do ghloir a bhos
Le iongantas ad' bhas,

Foghlumidh sinn bhi umh' l do d' thoil,
'S do leantuinn anns gach cas.

## LAOIDH LXXIV.

*Gradh Dhia a deana feisd.* Luc. xiv. 17,22,23.

1 CIA milis taitneach dhomhs' an t ait,
Le Criosd san taobh a stigh,
Is gradh gun chrioch a taisbeana
A h ionmhais dhuinn fa leth!

2 Do Iosa togamaid ar guth,
'Nuar tha sinn aig an fhéisd;
'S gach aon aig eigh' ch le iongantas!
" Carson thug Criosd dhomh speis?"

3 " Carson a chuala mi a ghuth,
'S a chaidh mi steach na thra;
Is miltibh deanamh roghain truagh
Do bhas, ro' mheud a ghradh?"

4 Be 'n gradh a dh' ulluich dhuinn an fhéisd
A tharruing sinn a steach;
Oir dhiulta maide ithe dheth,
Is bhasaicheadh gach neach.

5 Gabh do na cinnich truas, a Dhe,
Eig' nich an talamh teachd;
Cuir t fhocal buadhar feadh gach tir,
'S na coigrich thoir do d' theach.

6 Bu mhiann leinn t eaglaisibh bhi làn.
Le d' ghineil taighte fein;
A chum le aon chridh', agus ghuth',
Gu mol iad thusa Dhe.

*Cuimhneacha air Criosd.* Luc. xxii. 9.

1 GHRADH'CHEADH maid thusa Triath nan buadh!
Air feadh gach àl is linn;
An di-chumhn' sinne Triath na slaint,
Rinn oighre gloire dhinn?

2 Triath na beath' ged' 's ard an gloir
Oscionn gach duil at' ann,
Cha di-chuimhn' e a mhuintir ud
A shaor e air a chrann.

3 Fhuair e an sin an aoibhneas ard
Chaidh ghealltuinn dha le Dia;
'N uar dh' eirich e o'n uaigh asuas,
Gu dheaslaimh feadh gach ial.

4 A ghloir cha chuir ard aingle 'n ceill;
Oir tha e dol thar luaidh;
Gidheadh is e phriomh shòlas shuas,
Peacaich a thoirt o thruaigh.

5 Airson so rinn e tamh a bhos,
Is bhasaich e gu caomh,
Airson so thug e buaidh air bas,
Is tagraidh nis air neamh.

6 O naoimh, a tha 's gach ait fo n' speur,
Sior mholaibh e gach lò;
Seinnibh Hosanna ait do 'n Ti
A rinn le bhas sibh beo.

*Ais-eirigh Chriosd.* Luc. xxiv. 1.

1 FAILTE do 'n la san d' eirich Criosd,
Le cumhachd nios o 'n uaigh ;
'S an d' fhuair e air gach uile namh,
Air ifrinn 's bas lan bhuaidh !

2 Na leabaidh thosdaich anns an uir
Ghabh Righ' nan Dul a thàmh,
Gu ruig an treas la gloirmhor sin
A shonraich e ro' làimh.

3 Chuir ifrinn 's uaigh an lamh re a cheil'
Gu chumail shios fo ghlais ;
Ach bhrist an gaisgeach dheth gach sas,
Is dhuisg e 'n aird gu cas.

4 Do t ainm ro ard, a Thriath nam buadh,
Gach uair bheir sinne cliu ;
'S le 'r n ait Hosanna failtichidh
An la san d eirich thu.

5 Slainte is cliu gan chrioch d' ar Dia,
An Triath le 'n shaoradh sinn ;
Dha seinneadh neamh is fonn is cuan
Gach uair hosanna bhinn !

6 Do 'n Athair, do 'n mhac, 's do 'n Spiorad naomh
An t aon Dia beo is fior,
Biodh gloir, is onoir feadh gach linn,
O so amach 's gu sior !

*An ni ceudna.* Luc. xxiv. 6.

1 " CHA 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
Deir aingle gloirmhor Dhé;
Dh' fhag Criosd an uaigh mar chaidh e innt',
Gun smal air meud a phein.

2 " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
Siabaibh gach deur o'r suil;
Tha 'n slainte shiorruidh criochnaichte,
Oir dh' eirich Righ nan Dul.

3 " Cha 'n 'eil e'n so ach dh eirich e,"
An Treun-fhéar nios o 'n uaigh;
Ur naimhdean cheannsuich e gu tur,
Oir fhuair e t uil' is buaidh.

4 " Cha 'n 'eil e'n so ach dh eirich e,"
Nios chi e torradh phein;
Is riaghlaidh e air feadh gach linn,
Aig deas-laimh morachd Dhe.

5 " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
Air so biodh luaidh 's gach ait,
Dh' eirich an Tighearna—molaibh e,
Air feadh gach linn gu brath.

6 O armailtibh na flaitheas ard!
Togaibh gu brath a chliu;
Is biodh gach duil 'sa cruinne-che
A seinn do Righ nan Dul.

*An nathair phrais na shamhla air Criosd.*
John iii. 14—19

1 'NUAIR thogadh suas an nathair phrais
Le Maois, san fhasaich chruaidh,
Dhearc uire 'n dream bha dlu do 'n bhas,
Is Shlanuicheadh an sluagh.

2 Mar so tha Criosd air ardachadh,
Gu slainte thabhairt duinn.
Scalladh na sloigh chaidh lot an aird,
Is slanaichear gach tinn.

3 Cia an-mhor trocair Dhia nan gras,
Cia pailt a ghradh is iochd,
A thug a Mhac na iobairt suas
A dh' fhulang truaigh nar riochd!

4 Cha 'n ann a dhite' clann nan daoin'
A thainig Criosd o neamh,
Geur-lann gu sgrios cha robh na laimh,
No bagradh bais 'na bheul.

5 Ach thainig e a shaibhaile,
O pheaca, is o thruaigh;
Gach neach a bheir dha geill is gradh,
Gheibh slainte bhos is shuas.

6 Ach leanaidh dioghaltas gu luath
An sluagh nach geill 'na thra,
An dream ni di-meas air Mac Dhe,
'S nach eisd ri tairgs' a ghrais.

*Criosd uile anns na h uile.* Ioin iv. 14. vi. 35.
Col. iii. 11.

1 'SE Criosd amhain an t aran fior,
Tobar gach uile ghràs;
Do'n pheacach ocrach 's lòn e ghna,
'S ioc-shlaint o phéin, is bàs.

2 'S e Criosd is bunait dochas dhuinn,
O 'm bheil ar slainte teachd;
Ceannsuichidh e ar 'n uile naimh,
'S ar sasuich ni gu beachd.

3 'S e Criosd clach steadh nach athrraichear,
Ar Faidh, Sagairt, 's Righ;
'S an trid a ghras a fhuair sinn slaint,
'S is dual dha mola chaoidh.

4 'S e Criosd amhain an t slighe chum
Beatha, is slainte shior;
Is e ar grian a dhealras oirn,
Ar sith 's ar sòlas fior.

5 'S e Criosd ar 'n iùil, 's fear-tagraidh shuas,
Ar brath 'r, 's ar caraid caoin;
A thaisbean air a chranna-cheus,
A ghradh d' a phobull fein.

6 'S e Criosd ar Tighearna gu brath,
Na ainm ni sinne uaill;
Sa dh' aindeoin cumhachd ifrinn shios
Bheir sinn fo bhrataich buaidh.

*Dlu leantuin ri Criosd.* Ioin vi. 6, 7—69.

1 'NUAIR philleas cuid o'n t slighe naomh
Tha stiuradh dh'ionnsuidh gloir;
Air leam gu 'n cluinn mi Ios' ag radh,
An treig thu mise fos?

2 Ah! Thighearna le cridhe rag,
Mur neartaich thusa mi,
'S eigin do m' chois cul-sleamhnacha,
'S bhi cosmhuil riu fadheoidh.

3 Gidheadh 's an agad fein tha neart,
Mo shabhala le d' ghràs;
Cia 'n t ait a theandas mise uait,
Ach dh' ionnsuidh doimhneachd bàis?

4 Tha fios agam gur tu an Criosd,
An Ti a bha ri teachd,
A dhaingneach beatha shior do d' shluagh,
Le d' ghealladh is le d' reachd

5 Cha b' urra creutair cruthaichte,
Fuasgladh thoirt domh o 'n bhàs;
'S cha 'n 'eil mo dhuil ri slainte chaoidh,
Ach ann am meud do ghràis.

6 Bha trioblaid orm 'n tra thuirt thu rium,
" Bheil run ort teandadh uam?"
Gidheadh, a Thighearn', trid do ghrais,
Cha dealaich mise uait.

*Tearuinteachd na naoimh ann Criosd.*
Ioin x. 28, 29.

1 DAINGEAN is buan mar chathair Dhia
Tha Soisgeul Righ nan sluagh
Ma gheibhear mi an lamha Chriosd,
Cha sgar aon namh mi uaith.

2 Tha onoir ainm ga chuir fo fhiach,
Sior shlainte thoirt d' a threud ;
Aon neach a thug an t Athair dha,
Cha 'n fhag a chaoidh 's cha treig.

3 Ifrinn no bas, cha sgar am feasd,
An dream d' an d' thug e gràdh ;
An uchd a ghraidh neo-chaochlaidheach !
Gheibh iad gu siorruidh tàmh.

## LAOIDH LXXXII.

*Curam Chriosd d' a phobull.* Ioin x. 29, 30.

1 LE oran molaidh cuiribh 'n ceill,
O naoimh, air feadh gach ial,
Le aoibhneas ard sior thaisbeanaibh,
Gur e bhur Slan' ear Dia.

2 An neach is dìblidh thugadh dha,
Gu shabhaile o thruaigh,
Is caomh a chridh, 's is mor neart,
Gu thoirt gu oighreachd shuas.

3 Ann Criosd tha 'n t Athair gabhail tàmh,
'S tha Criosd 'se fein 'nan aon ;
'S gach neach tha toirt do Iosa fuath,
Tha fuath' cha Dia e fein.

4 An lamh tha cumail suas gach dùil,
Air neamh is lar faraon ;
Tha glaiseadh ifrinn le a neart,
Bheir dion da phobull fein.

5 A nis ged' bheuc an leo 'n tha shios,
Bagradh le sgrios na naoimh,
'N uair bhios a neart mar Dhia nan sluagh,
Bi mi fo eagal 's fiamh.

## LAOIDH LXXXIII.

Ioin x. 28.

1 A Chreid' ich deanaibh gairdeachas,
Ann Dia tha air ur crann ;
Ur dùil na ghràs cha mheall e chaoidh,
'S Cha tilg e bun os ceann.

2 Ged' eirich naimh 'nur 'n aghaidh suas,
'S ged' tha ur gairdean fann ;
'Ur beath' tha folaichte ann Dia,
Oscionn gach namh at' ann.

3 Ged' tha sibh lag, cha 'n fhannaich sibh,
'S cha bhàsaich fann' cha fein ;
Ni Iosa, neart na h uile naomh,
Coghnadh thoirt duibh 'nur feum.

4 Le suile basmhor ged' nach fhaic,
Chi creideamh dlu e ghna,
Na iùil, na ghloir, 's na dhaighneach treun
Co sgaras sibh o ghradh ?

5 Co cinnteach is a thug e buaidh,
Airson a phobull fein ;

Mar sinn gheibh sibhse thug dha gradh
Lan-bhuaidh ann mar an ceudn'.

## LAOIDH LXXXIV.

*Criosd an ais-eirigh is a bheatha.* Ioin xi. 25.

1 'S Mise, (deir Criosd) is ceann dom' shluagh,
'Sa bheir dhoibh dion gu leor;
An ais' righ o na mairbh is mi,
Is beatha na tha beo.

2 Trid chreideamh ann am fhuilse gheibh,
An t anam beatha rìs;
'San ti a chreideas ann am ainm,
Gu bàs cha d' theid a sios.

3 An ti tha marbh 'na chiont' an tràs
Duisgidh le m' ghuth o shuain;
'Sa nuair a bheir mi slainte dha,
Cha sgar aon namh e uam.

4 Coilion do ghealla, Thi is aird,
Dhuinne ad' la' ir tha cruinn;
Le d' fhocal cuir do Spiorad mach,
'S bidh air do ghlorach leinn.

5 Iadsan tha marbh ann ea-ceartaibh,
Le d'ghràs dean beo a rìs;
D' an anma thabhair slainte, chum
Do 'n t slochd nach d' theid iad sios.

6 Neartaich ar creideimh annad fein
Meudaich ar gradh gu caomh;

Oir tha ar naimhdean strì do ghna
Cuir as do 'n lasair naomh.

7 Do ghras 's do chumhachd rinn ar tùs,
Sinne a thoirt o bhàs;
'S gheibheadh gach namh o sin a bhuaidh,
Mur b' ann airson do ghràs.

8 San ruitsa tha ar suil, a Thriath,
Do lath'reachd deonaich dhuinn;
Air 'n ais-righ is ar beatha is tu,
Ar n uaill 's ar muinghin threun.

## LAOIDH LXXXV.

*Sìth 'g eiridh o gealla Chriosd.* Ioin xiv. 4—7.

1 UAIBH fograibh eagal 's iomaguin cridh',
'S na biodh ur dochas fann;
Earbibh a freasdal De do ghna,
'S am ghradh-sa gach aon am.

2 Gu aros m' Athair pilleam-sa,
Ann 's lionmhor ionad taimh;
'S is dealrach gloir na rioghachd sin,
Ga lionadh air gach laimh.

3 Roimhibh theid mise chum, 'nur n ainm,
Gu gabhainn sealbh air neamh,
S gu 'n ulluichinn duibh ann am riogh'chd,
Gu siorruidh àite taimh.

4 Ach pillidh mi air m' ais a rìs,
Is bheir mi sibhse leam;

An sin cha dealaich sinn nis mo,
'S cha bhi sibh brònach trom.

5 A bheatha, 'n fhirinn, is an ròd,
A threoruicheas gu neamh,
Is mise sin, 's ua leanas mi,
Gu sonas bheir mi iad.

## LAOIDH LXXXVI.

*Dìlib Chriosd* Ioin xiv. 25—28.

1 MO ghuth cha chluinn sibh t uile nis,
Gharm m' Athair mi chum neamh,
O 'n d' thig an Co-fhurtair gun dàil,
An Spiorad grasmhor naomh.

2 Am ainmsa cuiridh 'n t Athair e,
A dheana' dhuibh an iùil;
A thoirt na chuala sibh 'nur cuimhn',
'Sa-dh' fhoillseacha gach cùis.

3 Mo shìth mar bheannachd dealachaidh,
Na dhìlib gheibh sibh 'n tràs;
Mo shìth bheir dhuibh làn-chofhurtachd
'Nur beatha is 'nur bàs.

4 A reir droch nois an t saoghail chlaon,
Cha mheall mi sibh gun cheist,
Is gealla gun a choi-liona'
Cha toir mi dhuibh am fcasd.

5 Ad' ghealla, Thriath, ni sinne bun,
Re fad ar turais fhaoin;
'S ar 'n earbsa ladir bidh ad ghradh,
Ri fagail duinn an t saoil.

*Bidh Sith agaibh ionamsa.* Ioin xvi. 33.

1 ESDIBH, a naoimh, le aire mhaith,
  Ri guth ro-chaomh 'ur Righ;
Deir e,—is biodh ar cridhe ait—
  " Ionams' bidh agaibh sìth."

2 Ged' eirich trioblaid ar gach laimh,
  'S ur naimh 'nur 'n aghaidh strì,
Deir e—'s nach dubhairt e gu leor—
  " Ionams' bidh agaibh sìth."

3 Ciod ged' ghabh truailleachd tamh a stigh
  Cuir doilgheas ar ur cridh;
Deir e, dh' andeon ur 'n uile naimh,
  " Ionams' bidh agaibh sìth."

4 Ged' 's eigin duibh dol troimh a bhàs
  Gu fois, o'n turais sgìth,
Deir e,—'s gu cinnteach tha e fior,
  " Ionams' tha agaibh sìth."

5 'Nuair chì sibh aghaidh ann an gloir,
  Mealaidh sibh e gun dì;
Is dearbhaidh siorruidheachd gur fior,
  Annsan gum faigh sibh sìth.

## LAOIDH LXXXVII.

*Foighidin fo thrioblaid.* Ioin xviii. 11.

1 A Shlan' ear chaomh, ged' 's searbh an cup,
  A tha thu tabhairt dhomsa seach,
Dh' olainn gu h ait gach deur dheth sud;
  Chum maith dhomh tha e uaitsa teachd.

2 Do ghradh neo-chaochl'ach biodh na
mheasg,
Na leig le deur do fheirg bhi ann;
Na naoimh ann gloir tha sona 'm feasd,
A bhos bha fulang trioblaid 's teinn.

3 O t eisempleire, a Shlan' ear chaomh,
Foghlumaidh mi bhi umh' l do d' thoil;
'S gu taingeal pògaidh 'n t slat tha caoin,
Ged' mhoth' cheas mi a bhuillean seal.

## LAOIDH LXXXVIII.

*Bàs Chriosd.* Ioin xix. 30.

1 FEUCH Iosa ceusda air a chrann!
Na chuspair cradh is truaigh;
Fhuil luachmhor o gach creuchd a ruith,
Is cruitheachd bàis na ghruaidh.

2 " Tha 'n obair criochnaicht"—labhair e
'Se tiomn' a Spiorad suas.
Lub e cheann 's cha d' fhuiling e
Gnè tuile péin no truaigh.

3 Tha 'n obair criochnaicht—bhasaich Criosd,
Airson a phobull fein;
Lan-fhuasgla' thug e dhuinn o 'n bhàs,
'S o ghlais ar naimh gu leir.

4 Tha 'n obair criochnaicht—sguir a leon:
Le bhròn, le shao' ir, 's le fhuil
Lan cheannsuich e gach uile namh,
Is chreach e iad gu tur.

5 Tha 'n obair criochnaicht—'s linn an lagh
Do linn an t soisgeul gheill;
Sean nithechaidh a nis air cùl,
'S tha 'n saoghal ùr gu leir.

## LAOIDH LXXXIX.

*Slainte air a chriochnacha.* Ioin xix. 30.

1 CLUINN! an guth air gradh is trocair,
Gairm gu h ard o Chalbhairi,
Sgolta creagan, is crith thalmhain,
Dearbha gur e Criosd an Righ:
" Tha e criochnaicht!"
Deir an Slan' ear air a chrann.

2 'N ni mu 'n d' rinn na faidhean faisneachd,
'N ni bha iobairt Mhaois gu leir
Ach nan samhladh, gun a choilion,
An ni lan-dhiol ceartas Dhe,
Nis tha criochnaicht!
Tha an Slan' ear cuir an ceill.

3 Nis tha 'n t slainte mhor lan chriochnaicht,
Peaca 's bas gu sior air chul;
Satan, 's ifrinn, tha làn ceannsuicht,
Mar nochd ais' Righ nan dùl:
Tha e criochnaicht!
'Se so steidh air 'n uile dhùil.

4 O a bheath,' an t sìth, san t solas,
Fhuair sinn o na briathraibh seimh!
Saibhreas neamhaidh, dol thar tomhas,
Srutha dhuinn trid Chriosd o neamh:

Tha e criochnaicht!
Cuiremaid gu h ait an ceill.

5 Biodh gach duil 's na neamhaibh glormhoir
Moladh ainm Iehobhah 'n t Uan;
'S biodh an cruitheachd aig co-fhreagradh,
Leis a bhinn cheol leis an fhuaim;
Tha e criochnaicht!
Gloir gu sior gun robh do 'n t Uan!

## LAOIDH XC.

*Criosd Tighearna nan uile.*
Acts x. 36. Rom. xiv. 9.

1 FAILTE do ainm an Tighearn' Ios',
Striochdadh gach dùil gu luadh;
An crùn tha Rioghail thugaibh leibh,
Is crùn aibh Righ nan sluaigh.

2 Crunaibh e mhairtirich ar Dia,
Tha gairm o altair shuas;
Freumh Iese ardaichibh gu brath,
Is crùn aibh Righ nan sluaigh.

3 A ghineil thaghta Israeil,
Fuigheal ro lag is truagh;
Failtichibh 'n Ti is Slan' ear duibh,
Is crùn aibh Righ nan sluaigh.

4 A Ghentilich, sior chuimhneachaibh.
An domblas searbh gach uair;
Tilgibh ur coran gloir na là' ir,
Is crun aibh Righ nan sluaigh.

5 Gach òg is aosd d' an aithne e,
Tha moth' chadh ciont is truaigh;

Bibh ait, le armailtibh na neamh,
Is crùn aibh Righ nan sluaigh.

6 Gach uile phobull agus treibh,
Tha 'n taobh a bhos do'n uaigh,
Gach uile urram thugaibh dha,
Is crùn aibh Righ nan sluaigh;

7 O leis an aireamh lionmhor ud,
A fhuair na ainm a bhuaidh,
Gum bidheadh maid air feadh gach linn;
A crùnadh Righ nan sluaigh.

## LAOIDH XCI.

*Fireantachd trid ghràs.* Rom. iii. 19—22.

1 CIA diomhain earbsa chlann nan daoin
A sao' ir an lamha fein!
O natur truaillidh ceannairceach
Cha sruth ach olc gu leir.

2 Biodh Iudhaich 's Geintilich nan tosd,
Gun fhocal as am beul;
'S na deanadh duin' air bidh do 'n t sluagh
Aon uaill am fianuis De.

3 An gras a ni dhinn fireana,
Cha toil ar gniomha fein;
Oir ditidh 'n lagh gach duine beo,
Gu bròn bidh-bhuan is péin.

4 Ios! tra dh' earbas sinn a t ainm,
Cia luachmhor dhuinn do ghràs!
Do ghràs a bheir dhuinn fireantachd,
'S do 'r 'nanam dion gu bràth.

*Gras a Rioghacha trid Chriosd do cheann-feadhna nam peacaich.* Rom. iv. 25.

1 'NUAR rannsuich mi mo chridhe olc.
'S mo bheatha truagh bha lan do lochd;
Aon ni air bith cha robh am là' ir
Ach peaca, peanas, agus nàir.

2 Ach onoir, gloir, is cliu gu bràth,
Dhasan a thasbean meud a ghraidh;
Tha riogh' cha 'n tràs a shuas air neamh,
Chum maitheanas thoirt seach gu caomh!

3 Thainig co-ionan Dhe e fein,
Is ghabh e tàmh measg clann nan daoin:
Ar 'n ea-ceart ghiulan e gu luath,
Is chaidh e sios gu glais na h uaigh.

4 Ach thog Iehobhah e o'n bhàs,
'Nuair airson daoine bha e 'n sàs;
'Sa giulan malluchd 's corruich Dhe,
A chum gu 'n dealradh gras gach rè

5 Feuch, o na mairbh an ceud ghin teachd!
Dh' eirich Triath na beatha gu beachd!
Dh' eirich e 'n aird o ghlais na uaigh,
Is thaisbean e do 'n t saogh' l a bhuaidh,

6 Tha 'n so gach ni tha oirn an dì;
Dh' eirich an Tighearna ar 'n ard Righ;
'San neach is truaigh do chlann nan daoin,
Feudaidh bhi beo le 'r Slan' ear caoin.

7 O biodh ar 'n uaill 's ar 'n aoibhneas ard
'San Ti a bhasaich ann ar n àit;
'S cumadh a shlante sinn do ghna,
O eagal, andochas, is cràdh.

## LAOIDH XCIII.

*Dia reidh ann Criosd.* Rom. v. 1, 2—10, 11.

1 'SE 'n t ainm is caomh' a dh' ainmichear
Mo Shlan' ear is mo Dhia;
Co 's urra cul a chuir ri d' ghradh,
'S rid' throcair pailt, a Thriath?

2 'S ann le do bhàs is t aiseirigh
Leig Dia dhuinn ris a ghraidh;
Is ann le d' eidirghuidh air neamh,
Tha 'n Spiorad lèinn a tàmh.

3 Mur faic mi Dia, ann natur dhaoin',
Cha 'n fhaigh mi co-fhurtachd;
Tha 'n Trionnaid ghloirmhor agus naomh,
Do m' inntin uabhasach.

4 Ach n uair a chi mi gnuis mo Triath,
Tha sìth is solas teachd;
Tha ghràs a' cuir gach geilt air chul,
'S 'g am dheanamh ùmh' l d'a reachd.

5 Tha cuid aig earbs' nan gniomha fein,
'S nan gliocas deana uaill;
Ach 'se Dia foillsichte 'san fheoil,
Is dochas dhomh gach uair.

6 Ann so amhain ni mise uaill,
A bhos is shuas gu bràth;

Feadh uile linnte bhith-bhuantachd,
Air so bu mhiann leam tàmh.

## LAOIDH XCIV.

*Slainte pheacaich ro iongantach.* Rom. vi. 8.

1 AN d' fhag an Ti tha maith is naomh,
Ard-Thighearna nan speur,
A ghloir gun chrioch 's na neamhaibh ard
Chum cràdh is curaidh geur?

2 Dh' fhag an Slan' ear a chaithair righ,
A chaithair ard air neamh,
Trocair neo-aithnicht! gradh gun chrioch!
A dh' fhulang bàs gu seimh.

3 Ghabh e air fein ar n eacairtean,
Is dh' fhuiling e gu bàs
Airson an duin'; cia iongantach!
O Iosa dhuinn do ghràs.

4 O Shlanui' ear, cia iongantach!
Tha 'n gras a rinn sinn rèidh;
Le so tha peacaich sabhailte,
O pheanas buan gach rè.

5 Iosa, tha m' anam striochda sios,
Do ghraidh co saor, co làn;
O deonaich dhomh gu 'm fiosraich mi,
A chumhachd caomh gu bràth.

6 Ciod e a dh' iocas mi airson
Do chaoimhneas gràdhach caoin?
O gabh m' uile—mo chridhe olc,
Is dean e nuadh dhuit fein.

*Marbh do pheaca trid crann-ceusaidh Chriosd*
Rom. vi. 1, 2, 6.

1 AM peaca 'm buainich sinn,
Ag earbs' a meud do ghràs;
An ceus sinn Righ na gloir a rìs,
'Ga chuir gu dan gu bàs?

2 Nar leigeadh Dia gun dean;
'S na biodh e air a luaidh,
Gu 'm bidh am peac' a cheusadh leis,
Air thogail suas o 'n uaigh.

3 Cha traillean sinn nis mò,
Thug Iosa saorsa dhuinn;
'S r'a chranna cheusaidh cheangal e,
An uallach thog e dhinn.

## LAOIDH XCVI.

*Air an ni ceudna.* Rom. vi. 1—7.

1 'SAM buanaich sinn gu dàn 'nar ciont
Bhri saibhreas grasa Chriosd?
Nar leige' Dia gu faigh gu bràth
An smaoin so tàmh 'nar crìdh'.

2 Am baiste bhasich sinn le Criosd;
Is dh' eirich leis o 'n uaigh;
Siorgh luaise maide, uime sin,
Mar chruthach' àluinn nuaidh.

3 Do 'n pheaca bhasaich sinn le Criosd;
Gu beatha shiorruidh shuas;
'S mar earlas cinnteach air a ghraidh,
An Spiorad fhuair sinn uaith.

4 Seadh nis cha traillean sinn nis mò,
Do pheaca no do bhàs;
Oir dh' fhuasgail Criosd gach cuibhreach dhinn,
Is mhill ar 'n uile nàmh.

## LAOIDH XCIX.

*Muinghin ann Dia trid Iosa Criosd.*
Rom. viii. 31. *gu chrich.*

1 LE creideamh 's dochas fogramaid
Geilt, ciont, is dòrainn uainn;
'Se Dia ar caraid, 's mor a threis;
Cia 'n t eascar bheir oirn buaidh?

2 An Ti thug Aon-Mhac air arson,
Mar chobhartach do 'n bhàs;
Nach toir gach tiolac eile dhuinn?
'S an ceil e oirn a ghràs?

3 Feuch! fhuair sinn anns a ghibht bu mhò
Làn-chòir air nithe 's lugh';
Tha Criosd 'na carlais air gach àgh,
Air neamh is làr faraon.

4 Co nis a chuireas ciont a leth
Sluaigh thaghta Dhe nan gràs
Co dhiteas iad! no dhiultas sìth,
O Dh' fhuiling Criosd am bàs?

5 Dh' fhuiling e 'm bas, ach dh' eirich e
Gu deas-laimh Dhe le buaidh;

'N sin tagraidh e ar cuis do shior,
Is bheir làn dion da shluaigh.

6 Co nis mata a sgaras sinn
O chaidre 'caomh ar Triath?
An sgaoil aon neach an cuibhreach sinn
A cheangail sinn r' ar Dia?

7 Ged' eirich dragh, 's ged bhagair bàs,
'S ged' iadh gach nàmh mu 'n cuairt;
Trid Chriosd bheir sinn gu dùlanach,
Orr' uile t uile 's buaidh.

8 Ifrinn, no talamh, beath', no bàs,
No sàruch ùine bhuan,
O ghradh ar Triath cha dealuich sinn,
'S cha sgar am feasd sinn uaidh.

9 Bheir so dhuinn sonas feadh gach linn,
Mar rinn e gus an tràs;
O shiorruitheachd gu siorruitheachd,
Bheir Criosd d' ar n anma gràdh.

## LAOIDH C.

*Searmonacha an t Soisgeul, is a thoradh.*
1 Cor. i. 23, 24. & iii. 6, 7.

1 'S E Criosd 'sa chrann ar n uile luaidh,
'Siad bri ar sgeul do ghna;
A tha do 'n Iudhach oilbheum 's nair,
S' do 'n Ghreugach cainnt gun tlà.

2 Ach anma soillsichte o neamh,
'S ann fhocal so tha ait;

Tha gliocas, cumhachd, gloir, is graidh,
Dealra' nan Triath gu pailt.

3 Tha beath' is slainte teachd o ainm,
'Gan neartacha gu treun;
Ach tha mi-chreideamh teandadh so
Gu cionta, truaigh, is péin.

4 Mur doirt an Tighearn' gras anuas,
Mar uisge air an fheur,
Tha Pol a cuir an diomhanas,
'S Apollos call a shaoir.

## LAOIDH CI.

*Gradh pobull an Tighearna d'a cheile.*
1 Cor. xii. 14. xiii. 25—27.

1 'S Beannuicht an ceangal gradh nach leig
Dhuinn dealacha o cheil';
Ach ged' is eigin sgara 'n tras,
Mealaidh sinn cairdeas De.

2 Cha dealuich sinn gu brath 'n ar cridh,
Oir 's aon sinn ann an Criosd;
Le teas-ghradh deanamaid a thoil
Gu la a theachd a rìs.

3 O gun daingnicheadh e ar ceum!
Na shlighe ann 's gach càs;
Gun mhiann air ni sam bith fo 'n ghrèin;
Ach Criosd is meud a ghràis.

4 N' is dluthaidh gluaisemaid do Dhia,
Is gheibh sinn sòlas uaith;

Gach gras tha feumail gheibh sinn bhos,
'S an t iomlan gheibh sinn shuas.

## LAOIDH CII.

*Bàs air a Shluigeadh suas le buaidh.*
1 Cor. xv. 52 gu crich.

1 LE fuaim na trompaid dheireannaich
Criothnaichidh 'm fonn gu garbh;
Fosglaidh gach uaigh is brùchdaidh nios,
Chum siorrui' chd cuirp nam marbh.

2 Feuch eiridh cuirp nan saoi an sin
Le misnich is mor sgèimh;
Iad basmhor thuit, ach eiridh chum
Neo-bhàsmhorachd air neamh.

3 Feuch faisneachd fhior nam Faidhean naomh
Coilionta nis gu beachd;
Gu 'n geilleadh bàs do bheatha shior,
'S gu criochnaicheadh an gleachd.

4 Suas togadh creideamh luaghair ait.
'S biodh e an tràs aig luaidh,
" Cà nis am bheil do ghath, a Bhàis?
C'ait, uaigh, am bheil do Bhuaidh?"

5 B'i choguis ciontach gath a bhàis
Teann-shàthta 'n cridhe 'n daoi;
'S b' e 'n lagh a thug do chiont a neart
Gu luchd a pheacaidh chlaoi'.

6 Ach beannuicht gu robh Dia gu bràth!
A chuir ar nàmh fo chòis;

'Sa thug dhuinn trid ar Ceannard Crìosd,
Buaidh shiorruidh agus fois.

7 Fa 'n aobhar sin, le dùrachd crìdh',
Do 'r Righ bheir sinne geill;
Lan-dearbhta gu faigh sinn fadheoidh,
Crùn gloir an rioghachd neimh.

## LAOIDH CIII.

*An Creideach aig osna an deigh neamh.*
2 Cor. v. 1—11.

1 GRAD thuitidh 'n corp so sios do 'n ùir,
Na smuir fo chumhachd bàis;
Ach gheibh ar n anma cònuidh 's fearr
Gu h ard le Dia nan gràs.

2 Gheibh anma naomh an cònuidh 'n sin,
San tigh a thog dhoibh Dia;
Tra shaorar iad o 'n phriosan thruagh
Sam bheil an cuairt re cian

3 D' ar n uallach talmhaidh sgith mar so,
'S tric thairnear osna leinn;
Ach saoruidh 'm bàs gu caomh sinn uaith,
Is dhachaidh suas theid sinn.

4 Oir tha ar n earbs' a tigh is fearr,
Tra dh' fhagas sinn a chriadh;
Cha 'n e bhi rùisgt ach sgeadaichte,
Ri 'm bheil ar dùil 's ar miann.

5 So dochas ait nan anma naomh
O 'n Slan' ear caomh an tràs;

A thug an Spiorad dhoibh maraon
Na sheul, 's na earlais gràidh,

6 Sìor ghluaisidh sinn le creideamh beo,
An gealla glormhor Dhia;
'S bidh sinn rè fad ar cuairt sa chorp,
Ag osnaigh 'n deigh ar Triath.

7 Na 's ait le 'r n anma fhaotainn, 's fad'
'S ro fhada leinn e uainn;
Air imrich b' ait leinn dol o 'n fheoil,
'S ar còmuidh fhaotainn shuas.

8 Ach anns a chorp, no as a chorp,
An so no 'n sin gam bi.
Sinn fein thoirt suas do sheirbhis Dhia
Se so ar miann gu sior,

9 Chum cathair-bhreitheanais Mhic Dhe
Feuch theid gach uile neach;
A dh' fhaotainn péin no beatha shior,
A reir an staid fa seach.

10 Breith chothromach neo-chlaon an sin
Gheibh deagh-ghniomh agus lochd;
'S bidh cor gach neach gu siorruidh, reir
A staid, ma 's maith no olc.

*Gradh Chriosd a coi-eigineadh gu taingealachd.* 2 Cor iii. 14, 15.

1 AMHAIRC, a Thriath, air t' iocdrain nuas,
Gu toileach striochd ad' la' ir asios;
Gabh ri ar seirbhis is ruinn fein,
Oir, 's tu ar n ard Righ thusa mhain.

2 Fo dhealradh caomh do ghnuis, a Thriath,
Tha dui-bhròn geamhraidh dhomh mar ghrian,
A-dealradh mar sholas glan an la,
Le dochas, aoibhneas, agus gradh.

3 Dealraich oirn, is duisg gach buaidh,
Gu seinn le ainglibh cliu an t Uain;
A ghloir tha dol oscionn gach luaidh,
'S an gradh gun chrioch nochd e d' a shluaigh.

4 O gradh gun chrioch, a shealltuinn nuas!
Le suil lan trocair agus truas;
Air daoine toiltinn sgrios am feasd;
O gradh gun chrioch 'n do bhàsaich Criosd!

5 Bhasich e thabhairt ciontaich bhochd
Gu beatha, nios o bheul an t slochd;
O lionadh gach uair a chliu do ghna,
Gus nach bi uair, no am gu brath!

6 Bhasaich e, thugaibh moladh dha!
O Ainglibh feadh gach linn gu bràth;

Oir ceol air bith a bhos fo 'n ghrein,
Cha chur ach beag d' ghraidh an ceill,

## LAOIDH CV.

*Mola do 'n t Slan' ear.* 2 Cor. viii. 9.

1 BAITHTE an doimhneachd andochas,
Luidh sinne peacaich bhochd;
Gun dùil air bith ri slaint' o 'n bhàs,
No choidh dol as o 'n t slochd.

2 Chunnaic le suile truacanta,
Prionnsa na sìth ar truaigh;
Chhunnaic, is O gràdh gun chrioch!
Ruith e gu 'r tearna uaith.

3 A nuas o ionad dealrach shuas,
Ruith e gu h ait 's gu luath;
Is chaidh e sios a' measg na mairbh,
Is ghabh e tàmh 's an uaigh,

4 Mhill e cumhachd an dorchadas,
Is bhris ar slabhraidh chruaidh;
Làn-shaor e sinn o bhraighdeanas,
S' o dhòrainn agus truaigh.

5 Airson a ghradh so, biodh gach dùil
Air neamh is làr faraon,
A seinn gu taingeil is gun tàmh,
Do Shlan' ear chlann nan daoin.

6 Ainglibh! togaibh an oran leinn,
'S ur clarsaich buaillibh ghna,
Ach nuair is aird a bhios ur ceol
Cha chuir sibh 'n geill a ghràdh.

*An Saoghail air cheusadh do 'n Chreid' each.*
Gal. vi. 14.

1 NUAIR a sheallas mi air a chrann
A ghiulan Criosd 'na bhàs,
Measam mo bhuanachd dhomh na chall,
'S m' ardan na aobhar nàir.

2 Nar leigeadh Dia gu 'n deanainn uaill,
Ach ann an crann a Chriosd,
'S e bhos is bunait dochas dhomh,
A bhos is shuas gu sior.

3 Faicibh o cheann, 's o lamhan naomh,
Bròn agus gradh nach gann!
'N robh bròn is gradh co mor a riabh,
No drìs mu leth'd a cheann!

4 Faicibh e ceusta ris a chrann!
A fulang péin, is truaigh,
Gidheadh e fein as eugmhais lochd,
A diola ciont' a shluaigh.

5 Airson a ghràdh so molaibh e,
Gach dùil 's a chruinne-che;
'S le iongantas sior fhoillsichibh
Ro-mheud a ghradh gach rè!

6 An domhain uile ged'bu leam
So bheirinn seachad dha!
Ach m' anam 's m' uile cha leig ris,
Gu bràth ro-mheud a ghràdh!

*Gradh Chriosd air a sgaoileadh anns a chridhe.* Eph. iii. iii. 16—21.

1 THIG, O Thighearna nuas, is gabh
Trid chreideamh còmhnuidh anns gach cridh;
A chum 's gum fiosraich sinn fa leth,
Sòlas do labhairt, agus sìth.

2 Thig, agus lion ar cridh' le neart,
Is fairsneachd thoir d' ar n anma seach;
Chum breithneacha air aird is doimhn,
Do ghradh-sa ta neo-chriochanach.

3 A nis do 'n Dia ni air ar son,
Fada oscionn na 's aithne dhuinn;
Biodh gloir o 'n eaglais feadh gach ial,
Trid Ios' a Slanui' ear is a ceann,

## LAOIDH CVIII.

*Criosd brì an oran.* Eph. 5. 19, 20.
Rev. 7. 9, 10.

1 O Shlan' ear chaomh, O Uan gun lochd!
'S maith le 'n bhi cluinntin t ainm;
Ann ceol is aird cha choimeas sinn
R' a fhuaim dhuinn anns gach am.

2 O Cluinnemaid gu bràth do ghuth!
Au trocair labhair ruinn;
Is ann ad' fein bi sinne ait,
Oir 's tu is sagairt dhuinn.

3 'Se Ios' amhain is brì d' ar dàn,
An taobh a bhos do 'n uaigh;

'S d' a ainm ro-ghlormhoir seinnidh sinn
Gu h ard le Dia nan sluaigh.

4 'N uair bhios sinn shuas gu h ard an gloir,
Le pobull thaghta Dhe,
Nis aird 's n' is milse seinnidh sinn,
Do Iosa feadh gach rè.

## LAOIDH CIX.

*Gradh Chriosd.* Phil. xi. 6, 8

1 O Iosa, thig, is m' oran dùisg,
Led' laisair chiuin is naomh;
Teagasg do m' chridh' agus do m' theang,
Eolas an t Slan' ear chaomh.

2 An Slan' ear! O cia mor an gloir
Tha ann san fhuaim tha ait!
Tha e ag cuir gach geilt a thaoibh,
'S a' sgaoileadh sith gu pailt.

3 An so tha beath' is maitheanas,
Gu saibhear srutha nuas;
Airson na ciontaich truagh tha 'n sàs,
'S tha triall gu dòrainn buan.

4 Dh' fhag Aon Mhac Dhe, (O gradh gun chrioch!)
A chathair ard air neamh,
A choisne slaint' do bhraighdean truagh,
Le bheath' thoirt seach gu caomh.

5 Thainig Fear-cumail suas gach dùil,
Is ghabh e còmuidh leinn;
Do ainglibh ciod an t iongantas
Bhi faicinn Criosd air crann!

6 O saibhreas iongantach gradh Dhe!
Tha dhoimhneachd dol thar smaoin!
A Shlan' ear tha thu luachmhor dhomh,
Oscionn gach ni fo 'n ghrein!

7 Annad-sa mhain ni mise uaill,
Tuiteam asios fo d' chrann;
Mo Thighearn, 's m' iobairt rèit' is tu,
Mo Shlan' ear, is mo cheann.

## LAOIDH CX.

Philip. ii. 6—12.

1 SIBHSE ta ainmichte air Criosd,
Leanaibh gu sior a cheum;
'Nur n inntin is 'nur coluadar
Bibh cosail ris gu leir.

2 Cruth 's coslas Dhe ged' bha air Criosd,
'S uil' iombaigh Righ na gloir,
Ge b' ionan natur 's inbhe dhoibh,
Co ionan air gach dòigh.

3 Gidheadh a mhòrachd chuir e thaoibh,
Is daonachd ghabh air fein;
Chum sinne shaoradh, chuir e sgàil,
Rè seal air àilleachd neimh,

4 Seadh chrom ar Slan' ear caomh asios
Gu inbhe iosail traill;
Striochd e do 'n bhàs, seadh bàs na ceusd',
Bu ro-mhor péin is nàir.

5 Feuch dh' ardaich Dia fa 'n aobhar sin,
An Triath a shaor a shluagh;

Thug e dha rioghachd thar gach Righ,
Is ainm thar ainm r' a luadh.

6 A chum do ainm an Tighearn Ios',
Gu striochd gach uile ghlùn;
'S na neamha shuas, 's air talamh bhos,
Gu h urramach 's gu hùmh' l.

7 Seadh striochdai' dhasan mar an ceudn'
Is geillidh ifrinn shios;
Gach treabh, is teanga, 's dùil a t' ann,
Aidichidh ainm gu sior.

## LAOIDH CXI.

*An Criosduigh air a dhùsgadh gu rèis a ruith.*
Phil. iii. 12—14.

1 O M' anam, dùisg le d' uile bhuaidh,
'S le togradh ruith gun tàmh,
'S airidh rèis neamhaidh d' uile eud,
'S air spairn gu ruig a bhàs.

2 'Se guth ro chaomh ard Thriath nam feart
Tha gairm ort nuas o neamh;
'S e lamh tha cumail mach an geall
Do d' shuile fein gu caomh.




3 Tha neul ro thiugh do dh' f hianuisibh
Gad chuartachadh gach uair;
Dìch' nuich gach ceum tha nis air chul,
Is ruith a dh' ionnsuidh buaidh.

4 'S tusa a Shlan' ear chaomh air tùs,
Thug oirne dol 's an rèis;

'S an uair a gheibh sinn crùn na buaidh,
Tilgidh ad' la' ir e sios.

## LAOIDH CXII.

*Aobhar aoibhneas ann an Criosd.* Phil. iv. 4.

1 BIBH ait, 'se Criosd is Righ!
Gach cumhachd tha na laimh;
O Shion, seinn gu h ait,
Is buadhaich thar do naimh;
Togaibh ur cridh 's ur guth do ghna;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

2 Tha 'n Slan'ear Riogh' chadh shuas;
'S e Dia na firinn 's ghraidh;
'N uair ghlan e as ar ciont'
Fhuair e gach gloir is àgh:
Togaibh ur cridh, 's ur guth do ghna;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

3 A Rioghachd mairidh chaoidh,
Riaghlaidh thar talamh 's neamh;
Tha ifrinn 's bas le cheil',
Fo chumhachd Righ nan naoimh;
Togaibh ur cridh, 's ur guth do ghna;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

5 Riaghlaidh bhur Slan' ear caoin,
Gu am 's an striochd gach nàmh,
Aig orduigh lubadh sios,
Gu h iosail ann a la 'ir
Togaibh ur cridh, 's ur guth do ghna;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

5 Ar naimhdean millidh e,
Is ni e bàs a sgrios;
Lionaidh e phobull fein
Le teas-ghradh is aoibhneas;
Togaibh ur cridh, 's ur guth do ghnà;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

6 Bibh ait ann dochas maith,
Tha Ios' am breitheamh teachd;
Is bheir e leis a chlann
Gu 'n dachaidh shior gu beachd:
Togaibh ur cridh, 's ur guth do ghna;
Bibh ait, a naoimh, bibh ait gu bràth.

## LAOIDH CXIII.

*Aobhar aoibhneas.* Phil. iv. 4. Isa. xxv. 10.

1 O Gheugaibh seilich, thugaibh nuas
Ur clarsaichean, a naoimh;
Gu h ard gu mola gràdh gun chrioch,
Seinnibh d' ar Slan' ear caomh;

2 Ged' tha sibh nis an dùthaich chein,
'S dlu sibh d' ur dachaidh àrd,
'S am meal sibh lath' rachd ghrasmhor Dhe,
Air feadh gach linn gu bràth.

3 Bi ghras uil' fhogh' nteach air urson,
Dol trid an fhasaich chruaidh;
Is nith' tha làthair no ri teachd,
Cha sgar gu bràth sibh uaidh.

4 'S beannuicht an duine sin gu beachd,
D' an dochas thu, a Dhe!
Tha feitheimh ri do shlainte chaomh,
Do shlainte chaomh chi e.

## LAOIDH CXIV.

1 Thess. iv. 13. *gu crich.*

1 BIODH misneach aig luchd muintir Chriosd
Tra chi iad luchd an gaoil
A' dol gu cadal ann an Ios',
Cha ni so crioch an sao' il.

2 C' arson mata bhios sibh fo bhròn
Mar dhream gun dochas mor,
Am bheil 's a bhàs ach teachdair' sìth
Gan gairm gu riogh' chd na gloir.

4 Mar chaochail Criosd 's mar dhuisg e suas
Le buaidh, o staid a bhàis,
Is amhluidh dh' eireas fos a shluaigh
Le luaghair la a bhràth.

4 Oir thig an la 's an tuirling Criosd,
Le h iolach, o na neoil,
Le guth ard-aingil 's fuaim na truimp,
A chluinn gach marbh is beo.

5 'N sin atharraichear an dream tha beo,
'S duisgear na sloigh ta marbh;
Liubhraidh gach uaigh no fhuair i fein,
'S bidh sleibht' air chrith gu garbh.

6 Eiridh na naoimh asuas air tùs,
O 'n uir le h aoibhneas mor;
Ni aingle Dhe an coinneachadh,
'S an togail leo gu gloir.

7 Le cheile theid iad suas gu h ait,
Gu tigh an Athar chaoimh,
'S am faigh iad cònuidh shior le 'n Triath,
Gun iarguin is gun chlaoidh.

8 Fos tamul beag is ruigidh sinn
An caladh ait fadheoidh,
San coinnich sinn na sgaradh uainn,
'S cha dealuich sinn ni's mò.

## LAOIDH CXV.

*Bas agus adhlaca naoimh.* 1 Thess. iv. 13, 14.

1 COM' am bheil sinn ri bròn airson
Ar cairdean, sgaradh uainn?
Nach b' e am bàs dhoibh teachdair Chriosd,
Gan gairm gu gloir bith-bhuan?

2 Nach 'eil sinn mar an ceudn dol suas
Co luath 's tha ùine triall?
Is maille aon uair cha 'n iarramaid
O shonas ard gach ial.

3 Com' am bi sinn fo gheilt an uair
Bheir sinn an cuirp do 'n uaigh?
'N sin luidh an Slan' ear caomh e fein,
Is fhuair e air làn bhuaidh.

4 Uaighean a phobull bheannuich e,
'S na leabaidh fhoisneach rinn:

Is nach bu choir na buill a bhith
'San ionad a bha 'n ceann ?

5 Dh' eirich e suas gu gloir o 'n uaigh,
'S dh' fhoillseach an t sligh' d' a naoimh;
Is leis an Tighearn' siubhlaidh iad,
'N tra thig e ris o neamh.

6 Cluinnidh an sin ar cairdean caomh
An tromp gan dusgadh suas:
" Duisgibh, O Chinnich, nios o 'n uir ;
Eiribh, a Naoimh, le buaidh."

## LAOIDH CXVI.

*Latha Bhreithanais uabhasach.* Thess. iv. 16, 17. Rev. xx. 11—13. Math. xxv. 31.

1 BI là Bhreitheanais uabhasach
Do 'n dream nach aithne Dia;
'N tra bhios an cruinne-ce air chrith,
Le bheanntain ard 'sa shliabh.

2 Faicibh am bhreitheamh tairruing dlu
Sgeaduicht' an natur dhaoin :—
Sibhse tha 'g amharc ris an là,
Chi sibh ar Slan' ear caoin.

3 Eiridh asuas le ghuth gu grad
Gach mairbh is beo le cheil' ;
'S na lasair theid an talamh as,
Le fhonn 's le chuan gu leir.

4 Gidheadh, na naoimh thig dhasan dlu,
Le onoir 's gloir nach gann ;

'N tra bhios na aingidh 'g amharc suas,
'S gun neach gu 'n tearnadh ann.

5 Tha oilt a nis gan cuartacha,
Nach gabh dhuinn cuir an ceill;
'Sam binne uabhasach teachd mach,
"'Smalluicht sibh gach rè."

6 An sin ris a mhuintir ud their e,
Bha dìleas dha gu bàs,
Thigibh is sealbhaichibh an riogh' chd,
A dh' ullaich Dia trid gràs.

7 'N ar n uile fhulangais a bhos,
Biodh so toirt misneach dhuinn;
Oir ge do dh' fhailnicheas gach dùil.
Bheir Criosd dhuinn gràdh gach linn,

## LAOIDH CXVII.

*Criosd dochas a phobuill.* 1 Tim. i. 1.

1 AM' uile thriobloidibh gu leir,
Teichidh mi chum an t Uan;
Mo dhochas tha mar accair ann,
'N tra dh' eireas tonnan cuan.

2 Tha cho-fhurtachd gam chumail suas,
Tha m' earbsa ghna a Dia;
'S air bunait daingean tha mo dhùil,
San ann am fuil mo Thriath.

3 Ard halleluiah binn do 'n Ti,
Shaor mi o chiont is truaigh;
Am bròn, 's ann aoibhneas, beath', is bàs,
Tha ghradh do ghna bith-bhuan.

*Slainte.* 1 Tim. i. 14, 15.

1 SLAINTE! cia aoibhneach dhuinn an fhuaim!
Cia ait d' ar cluasaibh e!
Ioc-shlaint airson gach uile chreuchd,
'S ri Dia 'se ni sinn rèidh.

2 Slainte! rachadh an fhuaim air feadh
An cruinne-ce air fad,
'S biodh armailtibh nan neamh gu leir
Co fhreagradh dha gun stad.

3 Slainte! O Uan, a dh' iobaireadh,
Buinidh dhuit fein a chliu:
Athbheoth' chidh slaint gu bràth ar crìdh,
A chum 's gu mol sinn thu.

## LAOIDH CXIX.

*Urnuigh airson Ministirean.* 1. Tim. iv. 12.

1 ARD bhuachaille do chaoraich taght',
Gu saibhear lion le d' ghràdh
Do bhuachaillibh, ad' fhinmhuin naomh,
San suil cum ort do ghna.

2 Ullaich an cridh' le d' ghras, O Dhia,
Do thoil gun deanar leo;
Le truas, is foigh' din, curam 's gradh
Is dìlseachd dhuit gach là.

3 Doirt orra 'n Spiorad Naomh gu pailt,
An inntin lion le eud;
Is moth' cheadh iad nan anam fein
Na tha iad toirt do 'n treud.

*Urnuigh airson a bhi toilichte.* 1 Tim. vi. 6.

1 O Athair, ciod air bith is àill
Le d' thoil a chumail uam,
Gu taitneach aig do chathair-ghràis,
Gabh m' urnuigh lag a suas.

2 Iarram aon ni anis, a Dhe,
Thoir cridhe taingeil seach;
Gu saibhear doirt anuas do ghràs,
Is dean mi ùmh' l do d' reachd.

3 Le dochas maith gur leamsa thu,
Bi 'm treun am beath is bàs;
'S dealradh do là' ireachd orm gu crìch
Mo thuras, anns gach càs

4 Mar so bi mise sabhailte,
'S gheibh thusa uamsa cliu;
Air t onoir ni 'mi luaidh 's gach àit,
A chum 's gu molar thu.

## LAOIDH CXXII.

*Neamh 'na fhois.* 1 Tim. vi. 12. 2 Thess. i. 7.

1 M' Anam glac misnich! feuch an geall
A dh' ullaich Criosd gu caomh!
Beatha gun chrioch oscionn nan speur
Airson a phobull naomh.

2 Buaireas nan daoi cha chlaoidh an sin
'S na naoimh cha bhi gun fhois;
Bi bròn, is peaca, péin, is sao' ir,
Gu bràth air chuir fo chois.

3 Tha saoghail aingidh, 's cridhe olc,
Is Satan nis le cheil',
'S tha m' inntin tric ga sharuchadh,
Le naimhdeas dhomh gu leir.

4 Gidheadh air dhomh bhi cuir a chath
An neart àrd Thriath nan sluagh,
Ged' tha mo naimhdean cumhachdach,
Gheibh mi fadheoidh a bhuaidh.

5 O m' anam, coma uime sin,
Am bi ort geilt no bròn?
Mar 's mòid a dh' fhuil' ngeas tu a bhos,
Bi sòlas neamh nis mò.

## LAOIDH CXXIII.

*Dochas a chreid' eich aig ceann a rèis.* 2 Tim. iv. 6, 7, 8, 18.

1 CHRIOCHNAICH mi nis mo chath s' mo rèis,
Is dlu dhomh eug is uaigh;
M' anam a choisrig mi do Dhia,
Triallaidh gu neamh le buaidh.

2 Le armaibh neamhaidh chuir mi 'n cath,
Fo-bhrataich Chriosd mo Thriath;
Ruith mi mo rèis, mo dhilseachd dhearbh,
Aig earbs' am focal Dhia.

3 Fam' comhairsa thaisg Dia air neamh,
Gu tearuint crùn na gloir;
A chuireas a làmh fein mu m' cheann
Air chionn an latha mhòir.

4 Mo Dhia cha d' orduich dhomhsa mhain
An coron àluinn shuas,
Ach do gach neach le 'n ionmhuin teachd
A Mhic, o neamh anuas.

5 O lochd 's o chunthatt dionaidh Criosd;
Mo choimhead ni gach uair;
'S gu tearuint m' anam treoruichidh
Gu riogh' chd na gloire shuas.

6 Bheir mi, le coghna treun mo Thriath,
Dùlan do ifrinn fein;
Is dhasan gu robh gloir an-ard
Is cliu gu brath. Amen!

## LAOIDH CXXIV.

*Creideimh ann an Criosd airson maitheanas & naomhachd.* Titus ii. 14.

1 CIA uabhhasach a nis ar staid!
'N ar 'n oighre péin is truaigh!
Is Satan rinn e braighdean dhinn,
'Na sheirbhis trailleal cruaidh.

2 Ach tha guth caomh àrd thighearnail,
O 'n t soisgeul gairm do ghna;
" Ho! chiontaich, tha fo andocnas,
Earbaibh a Criosd gu bràth"

3 Tha m' anam ùmh' l do 'n ghuth ro chaomh,
Gheibh mi làn fhuasgladh leis;
Chreidinn do ghealla fior, a Dhe,
Dean coghndh leam gu deas.

4 Gu tobar naomha t fhuil, a Thriath,
Ruithidh mi fein gun stad;
Chum m' anam truaillidh ghlanadh ann,
O ea-ceartaibh air fad.

5 Le d' ghairdean treun, a Righ nam feart,
O Buadhaich thar mo namh!
Fogar o m' anam iad gu leir,
Is cum mi suas le d' laimh.

6 Cnuimh ciontach lag, gun neart air bith
Ad' lamhan tuitidh mi:
Bi d' neart dhomh, is ad' fhireantachd,
Mo Slan' ear is mo Righ.

## LAOIDH CXXV.

*Slainte trid gras.* Titus iii. 3—8.

1 AIDICHIDH sinn le tuirse cridh'
Ro-mheud ar ciont', a Dhe!
B' amaideach faoin ar n uile smaoin,
'S cha b' fhearr ar giulan gnè.

2 Ach thoir, O m' anam, cliu is gradh,
Do ard ainm Righ nan sluagh,
Nach d' fhag thu 'm feasd, gun teasairgin,
Am peaca, nàir, is truaigh.

3 Cha 'n ann tre oibre fireantachd,
No gniomh ar lamha fein,
Ach tre gràis Dhe, an Iosa Criosd,
A shaorar sinn o phéin.

4 Is ann an trocair Dhe amhain
Ata ar muinghin threun;
A throcair shaor ar n anma truagh,
'S ghlan uainn gach ciont' is beud.

5 Tha 'n Spiorad dhoirteadh oirn trid Ios',
Gar nigheadh o gach olc,
A' fada teas-ghraidh feadh ar crìdh',
'S gar deanamh naomh gun lochd.

6 Mar so, lan-fhireannaicht le gràs;
Gach là le beatha nuaidh
Sior ghluaisidh sinn, 's an Spiorad leinn,
Gu ruig ar n oighreachd shuas.

7 Na h uile ga 'm bheil samhuil so
Do chreideamh 's dochas naomh,
Sior-dhearbhadh iad, le giulan mait,
Nach èil an dochas faoin.

## LAOIDH CXXVI.

*Bàs agus buaidh Chriosd.* Eabh. ii. 9.

1 THA sinne seinn mu bhàs ar Triath;
'Nuar thuit e thug e buaidh;
"Tha 'n obair criochnaicht', thubhairt e—
'S chrath ifrinn shios gu luath.

2 "Tha 'n obair criochnaicht"— labhair e—
Thug uaidh d' a fhuil gach braon;
Eiridh a riogh' chd a nis a suas
Measg gineal chlann nan daoin'.

3 A chrann leig bunait daingean sios
Airson gach gloir is àgh,

Tra chaidh e trid ghlinn dorch' a bhàis,
Gu onoir ard gu bràth.

4 O dhaoine, togaibh suas ar guth,
Gu ionad ghloirmhor shuas;
Molaibh le oran binn cheol ard
An Ti a shaor a shluaigh.

5 O Ainglibh, togaibh suas ur ceol,
'S ur guth gu milis binn,
Biodh neamh, is fonn, 's gach dùil a t' ann,
Seinn cliu dha feadh gach linn.

## LAOIDH CXXVII.

*Co-fhulangas Chriosd.*

Eabh. iv. 14. *gu chrich.*

1 IOSA mac Dhe, leig aon uair sios
A bheath' arson a shluaigh,
Tha nis a tagra 'n cuis air neamh,
Mar Shagairt treun bheir buaidh.

2 Trid beatha 's bàis sior-leanamaid
Ri Criosd gu daingean dlù:
O chreide' s' dochas gheibh sinn neart,
Is theid gach geilt air cùl.

3 Gu borb cha bhuin ri laigse dhaoin'
Caomh-Shagart ard an àigh;
Tha chridhe làn do thruacantachd,
Tha anam làn do ghràdh.

4 Co-fhulangas tha aig an Triath
Air iarguin 's laigs' a shluaigh;
Oir fhiosraich e na cholainn fein
Gach deuchainn agus truaigh.

5 Dh' fhiosraich e so na cholainn fein,
Gidheadh as eug' ais lochd;
Oir natur duine ge do ghabh,
Cha b' aithne dha bhi olc.

6 Bu tuirseach deurach air arson,
A chaith e laith' fo 'n ghrein;
'S ge h ard e nis air deas-laimh Dhe,
Co mhothaichidh ar péin.

7 Le danachd naomha, uime sin,
Theid sinn gu chathair-ghràis;
Is fà gach gearain doirtidh sinn
Na fhianuis anns gach càs:

8 A chum gu coghnadh esan leinn,
Reir saibhireachd a ghràis;
'S gu tugadh e d' ar n' anma lag
Neart agus fois gu bràth.

## LAOIDH CXXVIII.

*Air dhòigh eile.*

1 SAN teampull am bheil Dia na thàmh,
(Tigh nach do thogadh riamh le laimh,)
Tha Sagart ard a chinne-daoin',
Ar Slan' ear is ar caraid caoin.

2 Esan a sheas an àit a shluaigh,
Dhoirt fhuil 'n an riochd, 's a luidh san uaigh,
Tha cuimhneach orra fòs air neamh,
An Slan' ear is an caraid sèimh.

3 Ge h ard e nis 's na neamha' shuas,
Tha shuil a' dearcadh oirn anuas;
Làn sgeadaichte le 'r natur fein,
Ar laigse 's aithne dha gu leir.

4 Co-fhulangas tha aige ghnà,
'S co-mhothacha' le 'r n uile chràdh;
Tha cuimhn' aig air a pheanas fein,
A dheoir, a ghoith, is osnaigh gheur.

5 Gach dorainn dh' fheudas oirne teachd,
Fo shamhuil sin rinn esan gleachd;
D' ar n uilè bhròn bha chuidsan mor,
Is bheir e cobhair dhuinn gu leor.

6 Fan aobhar sin theid sinn gu dàn
Le 'r n uile ghearan gus a la' ir;
Is guidhidh sinn a choghna treun,
Gu 'r cuideachadh an uair ar feum.

## LAOIDH CXXIX.

*Fireantachd Dhe na aobhar cho-fhurtachd.*
Eabh. vi. 17—19.

1 CIA daingean buan tha gealla Dhia,
Ged' fholaich e a ghnùis!
Thug e an laimh ar Slan' ear caoin
Araon a ghloir, 's ar cùis.

2 Om' anam, coma uime sin,
Am bi ort bròn co tric?
Tha Criosd is sinne nis 'nar n aon!
'S is dìleas Dìa d' a mhac.

3 Fo dhealradh caomh a ghnùis bu tric
A mheal mi neamh a bhos;
Molaidh mi, uime sin a ghras,
Is earbam as le fois.

## LAOIDH CXXX.

*Criosd na cheann-iùil trid bàs gu gloir.*
Eabh. xi. 13—16 Salm lxxiii. 24.

1 STIUR mi', O Iehobhah ghloirmhoir!
Coigreach trid an fhàsach chruaidh;
Tha mi lag, tha thusa laidir,
Cum mi le do làimh gach uair:
Aran neamhaidh,
Beathaich thusa m' anam truaigh.

2 Fosgail tobar gach aon sòlas,
O 'm bheil slàinte srutha nuas;
Stiur le d' fhocal is le d' Spiorad,
Mise chum an oighreachd shuas:
Shlan' ear laidir,
Bi ad' dhaighneach dhomh gach uair.

3 'N uair theid mi trid uisge Iordan,
Cuir gu h iomlan geilt air chul;
Thus' thug buaidh air bàs, is ifrinn,
Dean gu Canaan dhomh an t iùil;
Oran molaidh
Bheir gu bràth do Righ nan Dùl.

*Misneach gu buanacha ann slighe an Tighearna.* Eabh. xii. 1—3.

1 FEUCH neul ro-thiugh do fhianuisibh
Ag iadhadh oirn mu 'n cuairt;
An deigh mar sinne, fulang cian,
Thug Dia leis iad a suas!

2 Air lorg nan naomh so ruithemaid,
Chum Criosd, le faighid bhuain;
Gach leth-trom 's peaca leanailteach
Grad thilgemaid fad uainn.

3 Ach riaghailt stiuraidh 's fearr na so,
'S ion thoirt fanear air tùs;
Eisempleir Ios' a stiuras sinn,
Trid chreideimh, chum ar crùin.

4 Ri 'r Ceannard, suas sior—dhearcamaid,
Neach, arson aoibhneas mhoir
Bha roimhe, dh' fhuiling ceusa' 's nàir,
'S an tràs tha riaghla' 'n gloir.

5 Ma ghiulan Criosd gu faighidneach
An-caint, 's fanoid sluaigh,
'N ion duinne, 'n uair ar saruchaidh,
Bhi gearan cràidh no truaigh?

6 A nis mata na meathar sinn
Le mi-mhisnich ni 's mò;
Ach earbamaid a trocair Dhe,
'S dha geillemid r' ar beo.

*Cha 'n fhag—mi am fhag thu.* Eabh. xiii. 5.

1 CIA lionmhor gealla thug ar Triath
Do phobull caomh a ghraidh!
Deir e—'s gu cinnteach tha e fior—
"Cha 'n fhag mi thu gu bràth."

2 Ged' robh ur trioblaid mor san t sao' il,
'S ur naimh ged' fheuch ri 'r cràdh;
Deir e—'s coilionaidh e gun cheist—
"Cha 'n fhag mi thu gu bràth."

3 Ur cairdean caomh ged' aicheun sibh
Gun aobhar no cionfà,
Deir e—'s nach dubhairt e gu leor—
"Cha 'n fhag mi thu gu bràth."

4 Ur naimhdean fuileachdach is treun,
Ged' chathaich ruibh a ghnà,
Deir e—is biodh ur 'n earbsa ann—
"Cha 'n fhag mi thu gu bràth."

5 Ifrinn is bàs ged' fheuch le cheil'
Air dealachadh o ghràdh,
Làn dhearbhaidh siorruidheachd gur fior,
Nach fhag e sinn gu bràth.

## LAOIDH CXXXIII.

*Bàs aodhaar no fear teagasg.* Eabh. xiii. 7, 8.

1 NIS Biodh ar cridhe tha fo bhròn
Air thogail suas a rìs;
Ciod uime bhiodh ar suil fo dheoir,
'S gur dlu ar caraid Criosd!

2 Ciod gc do thig am bàs asteach
Do eaglais De a bhos ;
'S ged' tha air buachaill caomh a nis,
Le mairbh a gabhail fois.

3 Tha buach' libh bàsmhor ann san ùir,
An aosd san òig' le cheil',
An suil bha furachair tha duînt',
'S tha tosd air teagasg beul.

4 Gidheadh tha 'm Buach 'lle siorruidh beo
Chum co-fhurtachd thoirt duinn ;
Tha shuile dearca oirn anuas,
'S tha fhocal labhairt ruinn.

5 " Feuch tha mi maille ruibh, deir Criosd,
Do m' eaglais bheir làn dion ;
Cha 'n fhag mi choidh' mo phobull fein,
Ach sasuichidh mi 'n miann."

6 Trid beath' is bàs 's a ghealla so,
Earbaidh sinue gach uair ;
Bheir so d' ar braithre sòlas seach,
'Nuair bhios sinn anns an uaigh.

## LAOIDH CXXXIV.

*Urnaigh arson gràs.* Eabh. xiii. 20, 21.

1 ATHAIR na sìth, 's a Dhe na graidh !
Do d' neart bheir sinne cliu ;
Au neart a dhuisg ar n Aodhair suas ;
Le buaidh o ghlais na h uir'.

2 O 'n ùir thog thu ar Triath an aird
Gun spairn o chuibhreach bàis ;

Mar sin le fhuil is ais-eirigh,
Shior-naisg e 'n cumhnant gràis.

3 Le d' Spiorad seulaich sinn, a Dhe,
Is dean sinn ùmh' l do d' thoil;
Chum as o d' naomh-reachd nach bi sinn
Air seachran truagh 'a dol.

4 O! sgriobh do lagh air clàr ar crìdh',
'N ar gniomh sior dhealradh e!
'N sin ruigidh sinn, fo cheannsal Chriosd,
Air seilbh an rioghachd neimh.

## LAOIDH CXXXV.

*Dochas ann an neimh air a steidhacha ann ais-eirigh Chriosd.* 1 Pead. i. 3—5.

1 BEANNUICHT gu robh ar Dia gu sior,
Caomh—Athair Chriosd ar Triath;
Beannuicht gu robh a throcair mhor,
'S a mhòrachd feadh gach ial.

2 O 'n uaigh trà thog thu ris do mhac,
'S a ghlac thu e gu neamh,
Làn-chinnteach rinn thu sinne fòs
Air beatha shior leat fein.

3 Ri oighreachd shiorruith ann an gloir
Beo-dhochas thug thu dhuinn;
Oighreachd neo-thruaillidh saor o smal,
A mhaireas feadh gach linn.

4 Gu ruige sin, le d' chumhachd treun,
Làn-thearuint bidh gach naomh;

Trid creideimh stiurar sinn gu slàint'
Le gràs do Spiorad naoimh.

## LAOIDH CXXXVI.

*Smuaintibh daoine aingidh mu Bhreitheanais.*
2 Pead. iii. 3, 4.

1 FEUCH! anns na laithich deireannach,
Suas eiridh gineal olc;
D' am miannaibh peacach bheir iad srian,
'S nam briathraibh their mar so:

2 " Ca bheil an gealla thuirt o shean
Gu robh am breitheamh dlù?
O linn ar sinnsear gus i so,
Cha 'n fhaic sinn gnè do mhùth."

3 So deir iad, ain-eolach dan deoin,
Gu d' dhoirteadh tuil anuas,
A sgrios an saoghal ceannairceach
A chaidh air seachran truagh.

4 Ach sgrios nach ionann gheibh an saogh' is,
'S na daoine olc at' ann:
Le teine lasrach millear iad,
'S is gearr gu ruig an t am.

5 Le tairneanaich 's le dealan speur
Na neamha teichidh as;
Na duilidh leaghaidh, 's theid an saogh' l
'Na chaoiribh le dian theas.

6 O 'n theid gach ni mar so a sgrios,
Mar fhuair sinn fios o Dhia,
Nach iomchui' dhuinne deasachadh
Fa chomhair teachd ar Triath?

7 Cia naomh bu choir dhuinn bhi gach uair,
'Nar smuaint', nar caint, 's 'nar gniomh,
'N uair tha ar suil ri crìch an t sao' il,
'S ri caochla gach aon ni!

## LAOIDH CXXXVII.

*Uchdmhachd, dochas agus naomhachd nan naoimh.* 1 Ioin iii. 1—4.

1 FEUCH! saibhreas iongantach a ghraidh
Thug Dia ar slainte dhuinn;
Peacach is truillidh ge do bha,
Clann dhasan rinneadh dhinn.

2 Folaicht tha 'n onoir so an tràs,
'S an ard a sealla, dhaoin';
Mar so air Criosd e fein san fheoil
Neo-eolach bha an saogh' l.

3 Is ard ar n inbhe cheana bhos,
Ach 's airde bhios sinn shuas;
Gidheadh an inbhe sin cha leir
Do neach fo 'n ghrein san uairs'.

4 Ach 's leir dhuinn so, gu faic sinn Dia,
Ar Triath, seadh gnùis ri gnùis;
'S gu n iompaichear gu choslas sinn
Tra mhosglas sinn o 'n uir.

5 Gach neach gam bheil an dochas so,
'N a chòra is 'na gniomh
Biodh e sior-naomh'; 's a chridhe glan,
Ceart amhuil a bha Criosd.

*Gràdh nis luachmhore na eolas.* 1 Ioin v. 2. 3.

1 EOLAS amhain is diomhain e,
'S air n eagail trailleal faoin;
'Nar n inntin Riogh' chidh peac' a ghna
Gun ghràdh do Dhia 's do dhaoin.

2 'Se gràdh a bheir dhomh neart gu ruith
An slighe Dhe do ghna;
Tha eolas 's geilt aig Satan fein,
Gidheadh as eugmhais gràdh.

3 Buan—mhairidh gràdh air feadh gach linn,
Ach sguiridh creideamh 's dùil;
'Se gràdh a thogas suas ar ceol,
Gu bràth do Righ nan Dùl.

## LAOIDH CXXXIX.

*Mola do 'n t Slan' ear.* Rev. i. 5—8.

1 DHASAN a ghradhaich anma dhaoin'
'S a dhoirt gach braon d' a fhuil,
A chum ar ciont' a ghlanadh uainn
'S ar deanamh nuadh gu tur:

2 Dhasan rinn sagairt 's righrean dhinn,
Air feadh gach linn do Dhia,
Biodh moladh, urram, agus gradh,
Gu bràth air feadh gach ial.

3 Lionar gach beul le binn cheol da,
'S gach cridh' le teas-ghradh caomh,
Air talamh canar moladh dha,
'S gu h ard le ainglibh naomh!

4 Feuch teachd mhic Dhe air neulaibh luath!
'S ro ait le shluagh an là;
Ach guilidh a luchd-casgraidh truagh,
Le amhghar is le cràdh.

5 'S tu 'n ceud neach, 's an neach deirean nach,
'S leat bith gun tùs gun chrioch;
Maith, glic is uile-chumhachdach,
Bha, tha thu, 's bithidh choi' ch'.

## LAOIDH CXL.

*Breitheanais.* Rev. i. 7—vi. 14—17. xxii. 20,

1 FEUCH! e teachd le ainglibh ghloir-mhor,
Bhàsaich arson ciont' a shluaigh;
Mìl do mhìltibh naoimh tha dlu air,
Taisbean meud a ghloir 's a bhuaidh:
Halleluiah!
Riogh' chidh Iosa nis a choidh'.

2 Chi a nis gach uile shuil e
Ann am mòrachd 's gloir nach gann
Iads a reic 's le tàir chuir cul ris,
Cheus 's a thairn e ris a chrann,
Aig caoidh' gu goirt,
Chi iad Criosd le cridhe fann.

3 H uile eilean, cuan, is morthir,
Neamh is talamh teichidh as;

Le uabhas cluinnidh iadsa dh' fhuath' ch e,
'N tromp aig eigheach breitheanas;
Tha 'n là air teachd,
Biodh Neamh, 's Ifrinn, 's fonn teachd dlu.

4 Nis an t slàint bha fada 'n dochas
Feuch! le gloir a tarruing dlù
Is nan naoimh a bha fo dhimeas,
Nis ga choinneachadh o 'n uir,
Halleluiah!
Faicibh latha Dhe na gloir!

5 Freagair t eaglais is do Spiorad,
Luath' ch, a Thighearna an t am!
Ann 's am bi a ghloir chaidh ghealltuin,
Air a mhealtuinn shuas le d' chlann:
Tha an cruitheachd,
Ri sao' ir 's osnaich, gus an t am.

6 Seadh, Amen! biodh uile ùmh' l duit,
Ardaicht air do chathair Righ:
Slan' ear, gabh do ghloir 's do chumhachd,
'S buadhaich thar gach uile chridh'.
Thig gu ath-ghearr,
Halleluiah! thig a Righ!

*Aora air a dheanamh do Iosa Uan Dhe leis a Chruitheachd gu leir.* Rev. v. 11—13.

1 CLUINN! armailt neamh le 'n luaghair ait,
Tiomchiol na cathrach-rìgh:
Mìlte do mhìltibh 's àireamh dhoibh,
Ach 's aon amhain an crìdh'.

2 'S airidh an t Uan a dh' iobaireadh,
Deir iad, air inbh' ro-ard!
'S airidh, oir b' e ar n iobairt-ne,
Co-fhreagradh daoin' 's gach àit!

3 Is airidh an t Uan, a striochd don bhàs,
Air àgh is beannachd buan;
Biodh slàinte, gloir, is aoibhneas ard,
Gu bràth air ceann an Uain!

4 O 'r cionta shaor e sinn le fhuil,
'S thug braighde truagh a péin;
Rinn sagairt 's righrean dhinn do Dhia,
Gu riaghla' shuas leis fein.

5 'S airidh air geill 's air ceannsal Criosd,
Air talamh 's neamh gu bràth:
Is cliu ni 's fearr na 's urra daoin',
Thugadh naomh aingle dha!

6 Gach neach tha 'g àiteacha' nan neamh
No chruinne-che a bhos;
Gach dùil air bith do Righ nan sluagh,
Seinnibh gach uair gun fhois!

7 An Cruthach' aontaicheadh gu leir
Thoirt geill is cliu do 'n Triath,
Tha riaghladh anns na neamha' shuas,
'S do 'n Uan air feidh gach ial.

## LAOIDH CXLII.

*Ioraslachà is ardachadh Chriosd.*
Rev. i. 11, 12.

1 CIOD e an onoir bheir sinn uainn,
Dhuits,'O Thighearn', arDia an t Uan;
An uair nach cuir ard-aingle fein,
Do chliu 's do ghloir gu bràth an ceill.

2 'S airidh an Ti bha aon uair marbh,
Prionnsa na beath' dhol domblas searbh;
'S airidh an Ti fhuair slainte dhuinn,
Air onoir, 's gloir air feadh gach linn.

3 Cumhachd, is mòralachd b' e dhuais,
Dhìteadh lè samhla' breith aon uair;
Do Iosa buinidh Glioca's Dhe,
Ged' chaidh a dhìt' mar neach gun chéill.

4 Gach uile shaibhreas buinidh dha,
Ged' dh' fhuiling e gu ruig a bhàs;
Dhasan thugaibh gloir gach am,
Dh' fhag uil' fhanaimneachd air a chrann.

5 Onoir neo-bhàsmhor 's dligheadh dha,
An àite ea-cair, masladh, 's tàir;
'S a nis chuir Dia le laimh mu cheann,
Coron gloir, gun droighin ann.

6 Beannuicht gu siorruidh gu robh 'n t Uan,
A choisin dhuinne slàint bith-bhuan;
A chliu biodh Ainglibh cuir an ceill,
'S gach dùil ag ràdh gu h ait, Amen!

## LAOIDH CXLIII.

*Aoibhneas nan naoimh ann gloir.*
Rev. vii. 13. gu chrich.

CIA Dealrach gloir a mhath-shluaigh ud!
An trusgain ur' cia geal!
Cionnas a thainig iad gu soills',
'S co dh' ionnlad dhiu' gach sal?

2 Feuch sud an dream a rainig neamh,
Roi fheuchainn ghairbh is chruaidh,
'S a nigh an trusgain an am fuil,
Fuil ioc-shlainteach an Uain.

3 Tha pailm nan laimh a thaisbeanadh,
Ro-mheud a' ghloir 's a bhuaidh,
A thugadh dhoibh osciono gach nàmh,
Le 'n Slan' ear caomh an t Uan.

4 Gach cridh' bidh ait le lath' reachd Dhe,
'S gach beul am fonn gu seinn;
Co fhreagraidh cuirtibh neamh gach trà
D' an ard hosanna bhinn.

5 Acras no tart cha chloidh an sin,
No boisge loisgeach grein';
'S e Dia an grian, 's o dhealra caomh,
Sior-sgaoilidh là an cèin.

6 Stiuraidh an t Uan a naomh-threud fein
Gu tobar slaint' nach traigh;
Is tiormaichidh gu bràth o 'n gruaidh
Deur truaighe, bròin is cràdh.

## LAOIDH CXLIV.

*Air an ni ceudna.* Rev.vii. 15—17.

1 FADA o'n ionad dorcha so,
Tha gloir gun chrioch a ghna;
San t saogh'l tha làn do shòlasaibh,
Neo-aithnicht dhuinn an tràs.

2 A dhuthaich cèin, nam faiceadh maid
Ach leth do shonas mhor,
Cionnas a bhiodh air n anma 'n geall,
Air dol a dh' ionnsuidh gloir!

3 Eacail an sin, gu bràth cha d' thig,
No trioblaid, truagh, no péin;
Ach slaint' is sòlas thig gu pailt,
Amach o lath' reachd Dhe.

4 Dui-neoil san ionad ud cha bhi,
Ach sòlas glan gach trà;
Tobar na h uile truaigh-ar lochd
Cha d' thig an sin gu bràth.

5 Oi' che cha bhi gu bràth an sin,
No boisge loisgeach grein;
'S e Dia an grian, 's o chathair naomh,
Sion-sgaoilidh là an cèin.

*Rioghachd Chriosd air a taisbeanadh measg daoine.* xxi. 1—4.

1 NACH gloirmhor ard an sealla' so,
Chithear le suilibh dhaoin'!
Am fonn 's an fhairge gabhail seach,
'S na speura sean maraon.

2 O Neamh thig Nuadh Ierusalem,
Làn-ullaichte d' a Righ:
Feuch nis gach ni ath-nuadhaichte;
Is fhuair sinn ãgh gu sior.

3 Clìu seinnidh aingle coimheadachd
Is armailt fhlathail neimh;
Feuch, chi gach suil a chathair-righ
Air an suidh Iosa fein.

4 Dh' atharruich Dia chum daoin' anuas
A phaillium uasal naomh;
Le daoin' tha chònuidh; 's iad a shluagh,
'S d' a shluagh 's e ñ tearmunn caomh.

5 Deur mulaid siabaidh e le laimh
Gu cairdeil bharr an gruaidh;
Is eugaidh eagal, caoidh, is cràdh,
Is amhghar, bàs, is uaigh!

6 Cia fad', o Shlan' ear chaomh, cia fhad,
Tha 'n latha so aig teachd;
O thig gu ath-ghearr, 's tog asuas
Do phobull, chum do theach.

*Roimh Shearmoin.* Rom. viii. 28. Isa. vi. 6, 7.

1 O THIG, a Spiorad Naomh a nuas',
Gu saibhear leinn dean tàmh;
Is Lion do theaghlaich nis a d' la ir,
Le aoibhneas, sìth, is gràdh.

2 Cia cointach truagh ar n anma Dhè,
Mur beannuich thusa sinn!
Bidhidh ar n aoradh fuar is faoin,
Mur bi do lath' reachd leinn.

3 Na bilidh bean, le eibhle bheo,
Chuireas do thoil an ceill;
'S thoir air gach neach a thig a d' la' ir,
Aire thoirt duitsa Dhe.

4 'N sin, moth' chidh sinn gur maith teachd dlù,
Do Dhia, na chuirtibh naomh;
Ann 's am bheil naoimh gu tric le cheil'
Is Dia nam measg gu caomh.

## LAOIDH CXLVII.

*Urnuigh arson beannacha'.*

1 TAISBEAN do ghairdean treun, a Dhia.
Dean athnaicht dhuinn do ghloir;
Mothaicheadh maid do lath' reachd chaomh.
Gu 'r beannacha gu leor.

2 Cuidich leinn teachd amhain an ainm
Ar Sagairt ard a d' là ir;
Oir gach aon ni a bhuineas dhuinn,
'S e diomhaineas, is nàir.

3 O doirt do Spiorad naomh anuas,
Is meudaich gradh do chlann:
'S biodh iadsa nach d' thug gradh dhuit riabh,
Toirt gradh dhuit anns an am.

4 'S an uair a thaisbeanar a d' là ir
Sinne, 'nar, dachaidh ard,
Biodh moran do luchd aora 'n so,
Bheir mola dhuit 'nar n àit.

5 Athbheothaich cridh an t searmonaich,
Thoir saorsa dha, a Dhe;
Chum t f hocal fein a roinn gu ceart,
'S gu h ait a chuir an ceill.

6 Le aoibhneas, sòlas, agus gràis,
Ar n' anma lion gu leor;
Mar so gheibh sinne buannachd uait,
'S gheibh thusa uainne gloir.

## LAOIDH CXLVIII

*Mola do Dhia.* Gen. ii. 7. Eph. ii. 10.

1 GED' dhearmad cuid do ghloir, a Dhe
Gun eolas air do ghràs,
Sior chuiridh sinn gu h ait an ceill,
Ro-mheud do chliu 's gach àit.

2 Ar n iolach togaidh sinn, a Dhe,
Gu d' ionad ghloirmhor shuas;
Dhuitsa, 's do 'n Mhac, 's do 'n Spiorad naomh,
Biodh onoir, 's cliu bith-bhuan.

3 Stusa, (is molaidh sinne t ainm,)
A chruthaich sinn air tùs;
Stu dh' aiseag slainte dhuinn gu tric,
'S sinn dlù air glais na uir.

4 Hosanna! Seinneadh talamh 's neamh,
Gu luadhghaireach 's gun fhois;
Co fhreagradh neamh, is muir, is tìr,
'S gach dùil air bith tha bhos.

## LAOIDH CXLIX.

1 TOGAIBH, O naoimh, ur cridhe suas,
O dhoimhneachd bròn is cràdh:
An Co-fhurtair chaidh ghealltuinn duibh
Cha 'n fhag e sibh gu bràth.

2 "Gheibh e do m' chuidse," deir an Triath,
"Is nochdaidh e mo ghloir,
Mo phobull stiuraidh e gu caomh,
'S an fhirinn mar is coir."

3 Feuch sud an crann a ghiulan Criosd!
Feuch iobairt iomlan Dhe!
Se sud an Ti a shaor a shluaigh,
Tha fulang bròn is péin.

4 Tha fhuil, tha fhulangas, 's tha bhàs,
Tha ais' righ, is tha bhuaidh,

Gu leir ag eigheach maitheanas,
'S a labhairt sith r' a shluaigh.

5 Mo Dhia, cia aoibhneach dhomh an sgeul!
'S e bheir do m' chogais sìth;
'S e sgaoileas duibhr' is ciont', is bròn,
'S a bheir dhomh sòlas sior.

6 Togaibh, O naoimh, ur crìdhe suas,
O dhoimneachd bròn is cràdh,
An Ti a dh' fhulaing air urson,
Cha 'n fhag e sibh gu bràth.

## LAOIDH CL.

1 CLUINNIBH, a bhraighdean truagh,
Sgeul ait mu 'n t Slan' ear chaomh;
Tha tromp an t Soisgeul gairm gu h ard,
Ri ceannaircich mi-naomh.

2 Cha 'n e an tromp gu cath,
No tairneanach Shinai,
Ach tha e sgaoileadh ann 's gach àit,
Iomlanachd gràis is gràidh

3 Maitheanas, slaint', is sìth,
Tha Neamh a' luaidh gu h ard,
Maitheanas, slaint', is sìth.
Do pheacaich anns gach àit,

4 Air feadh gach duth' ch an cèin
Sgaoileadh an sgeul ro ait;
Oir bheir e do gach uile shloigh
Sior ghairdeachas gun airc.

5 Dean coghnadh leinn gu grad
Bhi ùmh' l do d' ghairm, a Dhe;
O pheaca saor sinn, 's o gach nàmh,
Is dean sinn naomh gu leir.

6 An taobh a stigh do d' thigh
Togaidh sinn oran binn;
Ach ann an neamh nan neamh leat fein,
Seinnidh do chliu gach linn.

## LAOIDH CLI.

1 FEUCH pobull thaghta Dhe gu leir,
'S iad ardaicht ann an gloir!
Feuch sud iad o gach duth' ch is linn,
Nan cuideachd anmhor mor!

2 " 'S airidh an t Uan a dh' iobaireadh,"
Deir iad, air inbh ro ard;
" 'S airidh," deir ainglibh Dhe gu leir,
" 'S airidh an t Uan gu bràth."

3 'S airidh an t Uan a dh' iobaireadh,
Le fhuil a shaor a shluaigh;
A thagh iad o gach teangaidh 's tìr,
Gu oighreachd ghlormhoir shuas.

4 'S airidh, deir iad, air feadh gach linn,
Air onoir, cumhachd, 's gloir,
Air neart, is gliocas, cliu, is gràdh,
Is slaint', is aoibhneas mhoir.

5 'S airidh an t Uan a dh' iobaireadh,
Seinneadh gach dùil tha bhos;

Seinneadh an cruinnece air fad,
Seinnibh gu leir gun f hois.

6 Ach gloir an t Uain cha 'n f hoillsich sinn,
No ainglibh naomha Dhe,
No dùil, no bìth, no linn gu bràth,
Cha chuir a leth an ceill.

7 Gidheadh, gun f hois sior sheinnamaid,
Seadh, seinnamaid 's gach àit;
'S airidh an t Uan a dhiobaireadh,
'S airidh an t Uan gu bràth.

## LAOIDH CLII.

*Mola do Dhia.* Salm xxxiv. 1. 8. &c.

1 CLIUDHAICHIDH mise Dia gach uair;
A luaidh bidh ann am bheul;
Ardaichidh m anam m' Athair caomh':
A naoimh, bibh ait gu leir!

2 O molaibh leamsa Dia nam feart,
Molamaid e le cheil';
Dh' iarr mise Dia, chual e, is bhuin
Mi as gach gabha geur.

3 O molaibh Dia, airson a shlaint,
Sa ghràs do chlann nan daoin:
M'anam thug e o dhoimhneachd bàis,
O chràdh 's o dhorainn geur.

4 Tha aingil De ag cuartachadh
A shluaigh air gach aon taobh,

Gu 'n dion o aimhleas is o olc,
'S gu 'n toirt o dhosgaich saor.

O faicibh agus fiosraichibh
Gur maith do rireadh Dia :
Is sona 'n ti d' an dochas e,
'S an còmhnuidh ni a riar.

6 Bidh easbhuidh air na leomhnaibh òg,
'S an lòn air uairibh gann ;
Ach ni air bith, bhios chum an leas,
Cha cheil Dia air a chlainn.

## LAOIDH CLIII.

*Mola do Dhia.* Salm xlvii.

1 SEINNIBH do Dhia, gach uile shluagh,
Is togaibh fuaim gu h ard ;
Oir 's easan Righ an domhain mhoir,
D' an dligheach gloir gu bràth.

2 Feuch thug e dhuinne oighreachd mhaith
Air nach robh againn coir ;
Ar cuibhrionn thug e dhuinn le chlainn :
An so san riogh'chd na gloir.

3 Ar Triath, le greadhnachas is buaidh,
Chaidh suas gu deaslaimh Dhe ;
O molaibh, molaibh e gu h ard,
Oir 's dual da gràdh is geill,

4 Riaghladh an domhain tha ad' laimh,
A Righ is airde gloir !
Do mhola cuiridh sinne 'n ceill,
Le cridhe aoibhinn 's ceol.

5 Riogh' chdan an domhain striocheadh sios,
Gu iosal ann ad' là' ir;
Biodh Iudhaich 's Gentilich le cheil',
Toirt dhuitse gloir gu bràth.

6 Oir se do fhreasdalsa tha dion
Gach rioghachd agus sluaigh;
'S leat fein iad uile; 's tha thu d' Righ
Air cathair shiorruith shuas.

## LAOIDH CLIV.

*Mola do 'n t Slan' ear.*

1 O Seinnibh cliu do 'n t Slanui' ear;
Oir dhasan 's dual gach gloir;
Thaisbean e ghràdh do chlainn nan daoin,
Na dhoimhneachd anmhor mor!

2 A ghradh co dh' fheudas fhoillseacha!
Cha ghabh e cuir an ceill;
An uair is mò air 'n eolas air,
Cia beag d' ar suil is leir!

3 Le iongantais, le cliu, is gràdh,
Gu bràth ' biodh ainm ga luaidh;
O Iosa, seinnidh sinn do chliu
Gu h ait a bhos is shuas!

4 'S am feadh 's a ta sinn nis ad' là ir,
Doirt oirn do ghràs gu pailt;
O taisbean duinn do chaoimhneas graidh,
Is dean sinn aoibhinn ait!

5 O biodh an fhuaim air t ainm ro chaomh,
Toirt sòlas dhuinn is sìth;
Is striochdeadh ceanaircich 's gach àit,
Gu h iosal dha asios.

## LAOIDH CLV.

*Iehobhah ar Fireantachdne.* Jer. xxiii. 6.

1 IOSA se t fhuil is t fhireantachd,
Is bunait dochas dhomh gu beachd;
'S nuar loisgear suas an t saogh' l 's na tha 'nn
Leo sin ni 'm gairdeachas nach gann.

2 An uair a dh' eireas mi o 'n uaigh;
A dh' fhaoitinn oighreachd shuas led' shluaigh,
An sin cha tagair mi ad' la' ir,
Ach fuil an t Slan' ear is a bhàs.

3 'S an là sin seasaidh mise, Dhe,
Le aoibhneas ard a measg do threud,
Co dhìteas mi! no dhiultas sìth,
Comhdaicht le Fireantachd an Righ?

4 'S e so chuir Abraham an ceill,
Is uile armailtibh nan speur,
Tha iad cof hreagradh anns gach am
" 'S e Iosa Slanui' ear a chlann!"

5 Bidh 'n truscan àluinn ùr gu bràth
An deigh do 'n t saogh' l dhol as na smal;
'S ged' fhailnicheas an cruinne-ce,
Tha 'n truscan àluinn ur gach rè.

6 O duisg na mairbh le d' ghuth, a Dhe,
'S led' Spiorad dean iad beo dhuit féin;
Le Fireantachd Iehobhah 'n t Uain,
Sior dhèalradh iad a bhos is shuas.

## LAOIDH CLVI.

*Cofhurtachd air iarraidh.*

CARSON tha mi co mor fo bhròn?
Carson tha eagal 's bàs gam leon'?
Nach 'eil ioc-shlainte idir ann?
No cofhurtachd do m' chridhe fann?

2 Tha,—Feuch tha 'n t Soisgeul cuir an ceill,
Slaint agus sìth Iehobhah féin;
Tha Iosa sgeadaicte le gràdh,
'S le truacantas tha chridhe làn.

3 Do shuilean tog is feuch an crann!
Feuch Iosa fulang péin nach gann!
Crochta an aird a fulang bàs,
'S a doirte fhuil gu d' dheanamh slàn.

4 Tha míltibh nis mu 'n chathair rìgh
A dh' iarr a throcair, is a shìth.
'S cha luath a chunnaic iad an crann
Na rinn iad gairdeachas nach gann.

5 'S am bi aobhar agams' a ràdh,
" Dh' iarr mi gu durachdach a ghraidh;
" Ach theanda e air falbh a chluas,
" 'S ri m' ghearran cha do chrom e nuas?"

6 Fhathasd a Slan' ear, tha a ghna
Ad' chridhe caomhalachd is gràdh,
O cuimhnich ormsa lag is truagh!
'S do ghràsa saibhear na pill uam.

7 O Iosa ionnail mi o m' lochd!
Is ceangail suas mo chridhe goirt,
Làn sgeadaich mi led' thruscan fein,
Is dorchadas sgap uam gu leir.

## LAOIDH CLVII.

*Gradh do Dia gu durachdach air iarraidh.*

1 CIA milis dhomhsa gràdh mo Dhia!
O sgaoil e ann am' chridh' gu fial,
A Dhe, led' Spiorad naomh!
Tha m' anam ploscartaich gu dian,
Air m' fheoil tha ciocras agus miann,
An deigh do ghràdh ro-chaomh.

2 'S e 'n gràdh tha dol oscionn gach smaoin,
An doimhneachd mhor do chlann nan daoin,
A dh' fhoillsich Criosd na bhàs.
Tha ainglibh sealltuinn air gu geur,
A dh' fhaicinn fhad, is aird, 's a leud,
Ach so cha 'n fhaigh gu bràth.

3 'S eol duitse mhain an gradh so, Dhe,
A dhoimhneachd mhoir 's an duit is leir,
O lionadh e mo chridh'!
Air so tha manam uile 'n toir,

Biodh so na chuibhrionn dhomh, 's is leor,
Air feadh gach linn gu sior.

4 Oir, ni 's am bith ata fo 'n ghrein,
Cha choimeas mi ri d' ghradh, a Dhe,
No ni 's na neamhaibh ard :
Cha d' thoir an domhain 's na bheil ann,
No ni a bheir do laimh do d' chlann,
Dhoibh sòlas gun do ghràdh.

5 O sgaoil e ann am chrìdh' gu fial,
O deonaich dhomh Thu Fein, mo Dhia !
Is gheibh mi fois gu bràth :
Air m' fheoil tha ciocras agus miann,
Tha 'manam ploscartaich gu dian,
O lion e le do ghràdh !

## LAOIDH CLVIII.

*Gloir agus gras ann am Pearsa Chriosd.*

1 ANIS do 'n Ti a shaor a shluaigh
Biodh oran molaidh air a luaidh,
Hosanna ! biodh a chliu ga sheinn,
Is meud a ghraidh air feadh gach linn,

Feuch gràs gu saibhear gabhail tàmh !
Feuch iomhaigh Dhe san dara Adh'mh !
Anns an leig Dia dhuinn ris a ghloir ;
Is choilion e a bhearta mor.

3 Tha 'n talamh, is tha 'n cuan gu leir,
Tha ghrian, 's a ghealach, is gach reul

Tha 'n domhain, is gach ni a t' ann,
Nochdadh a bhuaidhean ann 'sgach am.

4 Ach ann an Iosa, Feuch tha ghloir
A' dealradh os cionn iad sin gu mor;
Nis mo na dhealras grian na speur,
An treis' a neart, os cionn gach reul.

5 Gràs! cia milis an sgeul do dhaoin'!
Tha m anam ait 's an t Slan' ear chaoin,
O ainglibh, ardaichibh an fhuaim!
Is freagradh neamh, is fonn, is cuan!

6 O bitheam shuas os cionn nan speur,
Ga mhealtuinn ann an àros De,
'S an ionad anns am faic thu ghloir,
'S an seinn thu ainm le clàrsaich òr.

## LAOIDH CLIX.

*Gloir Chriosd ann an Neamh.*

1 CIA anmhor sòlas pobull Dhe
'S an ionad s am bheil Criosd!
'S e taisbeana a ghloir gun sgàil,
Is meud a ghràis gu sior.

2 Tha mòrachd, maise, agus gràdh,
Dealradh na ghnùis le cheil';
'S tha armailtibh na flaitheas ard,
Gu ùmh' l toirt dhasan geill.

3 Tha ainglibh-ard a seinn a chliu,
Feadh cuirtibh àluinn Dhe,

'S gu h ait a toirt gach crùn na la' ir,
'S gach onoir tha nan deigh.

4 A chorp ro chaomh a reuba bhos
'S a thairneadh ris a chrann,
Tha nis lan sgeadaichte le gloir,
'S le moralachd nach gann.

5 'S e 'n Ti so tha nis ardaichte,
Dan d' thoir sinn cliu is gloir;
Ach nur a chi sinn aghaidh shuas,
Gradh' chidh sinn e ni 's mo.

6 O Iosa, tha ar n anm' an geall
A dh' f haicinn t Aros shuas!
Tha teas-ghradh lasadh ann air cridh',
Bhi maille ruit gach uair,

7 O c' uin a thig an latha ait
A dh' f hagas sinn a chriadh!
'S am meal sinn Thu, le aoibhneas ard,
Gu bràth air feadh gach ial.

## LAOIDH CLX.

*Muinighin an Criosd.* 2 Tìm. i. 12.

1 CHA 'n aobhar nàire leamsa Criosd,
No chuis a dhion gu beachd:
A crann a cheusaidh ni mi uaill;
Geilleam gach uair d' a reachd.

2 Iosa mo Dhia! is eol domh ainm,
Is earbam as gu bràth;

Ch nairaich esan m' anam truagh,
Oir tha m' uile earbs' a ghràs.

3 Daingean is buan mar chathair Dhia,
Gach cian tha gealla Chriosd;
O! 's tearuint m' anamsa na laimh,
Gu là a theachd a rìs.

4 San là sin failtichidh e m' ainnm,
An lathair Athair chaoimh;
Is sealbh san Nuadh Ierusalem
Do m' anam bheir le naoimh.

## LAOIDH CLXI.

*Aithreachas a srutha o Shealla do 'n chrann cheusa.* Sech, xii. 10.

1 O NACH bu tobar uisg' mo cheann,
'S mo shùilean ruith gun tàmh!
Airson mo chionta anmhor mor
Tha toiltinn pèin is bàs.

2 Airson mo pheacaidh bhasaich Criosd,
Crochte ri crann an aird;
Bu tuirseach deurach air mo shon,
A chaith e uile laith',

3 Cia graineal dhomh gach ciont is beud,
A cheus mo Dhia ri crann!
Na peacaibh oilteal antromach,
A dh' fhaisg a chridh' gu teann.

4 Gu cinnteach theid an claoidh gu tur;
Oir dhoibh thug m anam fuath;

Am feasd cha chaoimh' n mi iad, oir thug
Iad Iosa chum an uaigh.

Am feadh le cridhe briste brùit,
A chi mi fuil mo Thriath,
Eignidh mi diogh' ltas air mo chiont',
Is fuath dhoibh feadh gach ial.

## LAOIDH CLXII.

*Aithne Dhe do na h uile dhaoine aithreachas a ghabhail.* Gniomh. xvii. 30.

1 O DHAOINE, eisdibh aithne neimh,
Is thugaibh ù nh' lachd seach;
Oir ris gach neach ata fo 'n ghrein,
Tha Dia ag ràdh gu beachd :

2 " *Gabh Aithreachas*, is slainte shior,
" Is bi ad' chreatur nuadh ;
" Do shlighe treig gu tur, 's do lochd,
" 'S gu h iomlan thoir dhoibh fuath."

3 Eisdibh, o dhaoine, anns gach staid,
Gach iosal 's ard le cheil',
Sleuchdaibh an la' ir Iehobhah Dia,
'S d' a aithne thugaibh geill.

4 Gu ceannairceach na cuiribh cul
Ri trocair saibhear Dhe.
Ach eisdibh tairgse Slanui' ear,
'S is leibh a ghràs gach ré.

5 Sleuchdaibh mu 'n cluinn sibh fuaim an tromp
Gar gairm gu chathair righ ;
Oir dioghaltas shiorruidh ni an t Uan,
'S an dream nach gabh uaidh sith.

6 Cia iongantach do ghraidh, a Dhe !
Is t fhoigh' din cia co buan !
O lub ar cridh led' ghras ruit fein
Is gradh' cheadh maid an t Uan.

## LAOIDH CLXIII.

" *Im' ich romhad an tras,*" &c.
Gniomh. xxiv. 25.

1 O THI is aird, d' an leir gach smaoin,
Tha ann an cridhe chlann nan daoin',
Tha faicinn peacaich truagh le tàir,
A deanamh dimeas air do ghràs.

2 Biodh t fhocal dhoibh mar chlaidhe geur,
A gearradh sios gach dìdein bhreig' ;
Is teicheadh iad o 'n fheirg ri teachd,
Do 'n Ti bheir tearruntachd gu beachd.

3 O gabhadh iad an diu ri d' ghràs,
'S na leig dhoibh dàil a chuir nan slàint' ;
A maireach buinidh dhuits', a Dhe,
Is feudaidh dàil an sgrios gach rè.

4 Seadh feudaidh dorchadas an nochd,
Gu bràth an ceangal sios san t slochd,
'S an àit bhi cluintinn slàinte Dhe,
Bhi fulang bròn bith-bhuan is péin.

5 O Shlan' ear, ann am meud do ghràdh!
Chum slàinte dean iad glic na thrà,
Mun mothaich iad gach linn am feàsd,
Gun dean thu diogh' ltas shior gun cheist.

## LAOIDH CLXIV.

*Ardàchadh Chriosd.* Salm lxviii.

1 FAILTE, do 'n Ti chaidh suas gu gloir,
O 'n bhàs tra shaor e shluagh!
'S a fhuair le cumhachd 's neart a làmh
Oscionn a naimhdean buaidh.

2 Cia ait an sealladh so do neamh!
Cia aoibhinn e do dhaoin!
Iosa toirt bruid am braighdeanas,
'S a tearn 'a shluaigh gu leir.

3 Fhuair thu do dhaoine ceannairceach
Tiolaca pailt, a Thriath;
A chum 's gu biodh do Spiorad leo
'Na chònuidh feadh gach ial.

4 Beannuicht gu robh an Tighearn Dia,
An Dia thug slàinte dhuinn,
A tha le saibhreas pailt a ghràs
Do ghna a' freasdal duinn.

5 An Dia sin a thug slàinte dhuinn,
'S e 'n Dia ta laidir treun;
Is saors' o pheacaa agus bàs,
Buinidh gu bràth dha fein.

6 Cia uabhasach, a Dhe, do neart!
Ach, O cia caomh do ghràs!
Cia sona 'n ti tha riutsa rèidh!
Molams' thu, Dhe, gu bràth.

## LAOIDH CLXV.

*Ag Amharc air daoine neo-iompaichte le bròn*

Salm cxix. 136.

1 LE caomhalachd do pheacaich truagh,
Leaghadh mo chridh' am chom,
Cia anmhor cunthartach an staid!
An uallach cia co trom!

2 Feuch natur dhaoine làn do shal!
Feuch peacaich deanamh tàir
Air Iosa Slanui' ear an t saogh' l,
'S do ghna cuir cul r' a ghràs!

3 Feuch miltibh dùnadh beatha ghearr,
An dorchadas bith-bhuan!
Ann lasraichean nach muth' ch gu bràth,
Air meud am bròn na 'n truaigh!

4 Ghulainn, a Dhe, le caomhalachd,
Thar daoin' an cuibhreach bàis;
'S le gradh, is eud, is truacantas,
Chuirinn an ceill do ghràs.

5 Ach O cha 'n urra dhoms', a Dhe,
Dheanamh ach so amhàin;
O cuir do ghairdean treun amach!
Oir 's Tu, Thu Fein, ni slàn.

*An fhàsaich air a teandadh, 's a bristeadh amach-le blàth.* Isa. xxxv. 1. 2. &c.

1 CIA àluinn ùr an saogh' l,
Se anns gach àit fo bhlà!
Tha 'n cinne daoin' gu leir
Lan aoibhneas sith is gràdh:
'S tusa, O Shlan' ear, fhuair a bhuaidh,
'S a chliu biodh dhuitse air a luaidh!

2 Tha 'n tinn gu h iomlan slan,
'S tha radharc aig an dall,
Do 'n bhalbh tha caint is ceol,
'S do 'n bhaccach lugh nam ball:
'S gach àit tha moladh air a luaidh,
Do 'n Dia a nochd a ghràs d' a shluaigh.

3 Feuch sruithean uisg' gu pailt
San fhàsaich thirim lom,
'Sle aibhnibh anns gach àit
A giulan toradh trom:
Gach gleann, is cnoc, is eudain thom,
Tha còmhdaichte le druichda trom.

4 San ionad anns an d' fhàs
Na draighean is na drìs,
Tha craoibhean air gach taobh
A lubadh sios le meas:
Tha 'n ròs, 's an lili, fas le cheil,'
Tha maise còmhdachadh an t Saogh' l.

5 An àite sleibhte lom
Gun fheur a fás le blà,
Tha coilltean àluinn ùr,
Le aoibhneas deana gàir:

'S na beannta air gach taobh a seinn
'S gach craobh cof hreagairt dhoibh gu
binn.

6 Tha 'n leomhan is an t Uan
Le cheile gabhail tàmh;
'S air toll na nathrach nimh'
Tha 'n leanabh cuir a làmh:
Le nàmh ni 's mo cha chasgrar nàmh,
Is cha dochàinn is cha sgrios gu bràth.

7 Gach pobull agus treibh
Sa chruinneche a bhos,
Gach cinnich tha fo 'n ghréin
Tha seinn do Dhia gun fhois:
'S le oran milis binn a' luaidh,
" S airidh gu bràth, 's airidh an t Uan" !

8 O cuin, a Dhe, nan gràs !
A thig an la, tha ait,
A dhearbha t fhocal fior,
'S thoirt sòlas duuinn gun airc :
O sgaoil do shoigeul, 's thoir dha buaidh,
Air feadh gach dùth' ch, air feadh gach
sluaigh !

## LAOIDH CLXVII.

*Saibhreas gràis air a mhola.* Isa. xliv. 22. 23.

A NEAMHA, togaibh luaghair ait,
A thalaimh, binn cheol seinn ;
A shleibhte, canaibh co-sheirm chiuil,
'S gach dùil air feadh gach linn.

2 Oir shaor Iehobhah Israel,
Is rinn e phobull ait ;

Nan slainte ghloraich se e fein,
Is nochd e ghràs gu pailt.

3 Gun aireamh bha an eacairtibh,
'S iad fein an cuibhrech bàis;
Bha dorchadais gan cuartacha,
Gun dùil 's am bith ri gràs.

4 Ach labhair Dia, 's na neulaibh tiugh
Sgapadh gu luath o cheil',
Dh' fhuasgail an cuibhreach, 's theich an lochd
Mar cheo ro theachd na grein'.

5 O Isr'al, mol le gairdeachas
Do Shlan' ear, is do Thriath;
Cia anmhor saibhear dhuit a ghràs!
O cliuich e feadh gach ial!

## LAOIDH CLXVIII.

*Urnaigh arson Sion.* lxii. 1 & 6, 7.

OTHI is aird, d' am buin gach cliu,
Nis aom gu caomh do chluas!
O cluinn air n urnaigh, 's air do chlann
Do Spiorad doirt anuas!

2 Cionnas a bheir do sheirbhisich
Tosd idir dhuit, a Dhe,
Gu am 's am bi Ierusalem,
Na cliu 's gach àit fo 'n ghrein?

Feuch airson so do phobull cruinn,
A dhoirte ann ad' la' ir
Am miann airson Ierusalem,
San gradh da clann gu bràth.

4 O Seall anuas gu trocaireach,
Feuch cionta, truaigh, is bàs!
Thar moran dhuth' cha rioghachadh,
'S am pobull ac' ann sàs.

5 O biodh an tromp a cuir an ceill,
'S gach àite slainte Dhe;
'S gach duthaich chein is innis cuain
Thugadh gu luath dha geill.

6 Air Breitean, doirt do ghràs gu pailt,
Is thoir dod' Shoisgeal buaidh;
A sagairt sgeadaich fein le slàint,
'S biodh aoibhneas aig do shluaigh.

7 An so biodh Iosa rioghachadh,
'S a sgapadh peac', is bàs,
Biodh ciontaich air an deanamh beo
Reir saibhreas pailt a ghràs.

## LAOIDH CLXIX.

*Cinneach air a breith ann an latha.* Isaiah lxvi. 8.

1 FEUCH cia ard a thogadh suas,
Am brataich sin a chi gach sluaigh,
A thaisbeana do 'n ear 's do 'n iar,
An slàinte mhor a choilion Dia!

2 O Shlan' ear chaomh, carson a ta
Miltibh nan luidh' an cuibhreach bais?
Carson tha Satan thar mor Shluaigh.
A faigheal Tigh' rnas agus buaidh?

3 'S àm buanaich e le tàir, ag ràdh,
"Daoine cha 'n iompaichear gu bràth?"
An glaodh do sheirbhisich gun sgur,
"Chaill sinn ar saoth 'r, a Dhe, gu tur?"

4 Le cumhachd duisg, o ghairdean treun!
Is riogh' chd do naimhdean luaisg o cheil',
Thoir air gach pobull teachd gu luath,
Is striochdadh 'sios do Righ nan sluagh.

5 Taisbean do chumhachd, is do gràdh,
Is iompaich cinneach ann an là,
Aig t f hocal còmhdaichear gun stad
Le slàint, is sith, an t saogh' l air fad.

6 Annail na beatha, seid, a Dhe,
Is ciontaich thruaigh dean beo dhuit fein;
Leis tuiteadh mìltibh sios ad' la' ir,
Mar bhar nan craoibh ro 'n ghaoth 's i ard

7 O Shlan' ear, thoir do d' bhrataich buaidh,
A chum s gum faic gach uile shluaigh,
O eiridh gu ruig luidhe grein,
Cia glormhor àluinn slainte Dhe!

## LAOIDH CLXX.

*Rioghachd Chirsosd.* Salm. xcvi.

1 O Seinnibh oran nuadh do Dhia'
Seinnibh do 'n Triath 's gach àit;
Ainm beannuichibh, is deanamh sgeul
Air slainte Dhe gach là.

2 Tha onoir agus moralachd
Ga chòmhdacha mu 'n cuairt,
Tha naomhachd cumhachd agus gràs
Nan cònuidh dha gach uair.

3 Striochdadh mata gach sluagh asios
Do 'n Righ Iehobhah mor;
Oir o gach teanga, treabh, is sluagh,
Is dual da cliu is gloir.

4 Thigibh 'na là ir le buidheachas
Is aoruibh dha na theach;
'S biodh eagal oirbh; oir 's cubhaidh dha
Mor urram o gach neach.

5 Measg chinneach, nis, chuir Dia ar slaint
A rioghachd ghrasmhor suas;
'N a linn bidh cothrom buan is àgh,
'S a steidh gu bràth cha ghluais.

6 Biodh gairdeachas air talamh 's neamh,
Air daoin' is aingil àrd;
An cuan le eileanaibh gu leir,
Biodh aoibhneach anns gach àit.

7 A mhachair 's na bheil innte fàs,
Is craobhan ard na frì,
Biodh ait anis, ri linn nan gràs;
Ar Triath 's e tha na Righ.

8 Thionsgain a rioghachd air thalamh leinn
'N a linn bidh ceart is coir;

Is bheir e breith bhios siorruith buan
Air sluagh an domhain mhoir.

## LAOIDH CLXXI.

*Airson luchd Searmonaich ameasg na cinnich.*

1 O Ios', a shaor do phobull fein,
Do bheannachd deonaich dhuinn;
Dean anns gach áite slighe reidh
A thoirt do chaoraich cruinn.

2 O fosgail dorus anns gach àit,
A chuir do thoil an ceill;
Is tionail o gach duthaich chein
Diobaraich Israeil.

3 O eisdeadh daoine ceannairceach,
Ri focal caomh do ghràs;
O deonaich dhoibh a thoirt fanear
Cia dlu 's tha 'n dara bàs!

4 Led' fhocal doirt do Spiorad nuas,
Is dean iad beo dhuit fein;
O nigh iad ann am fuil an t Uan,
Is bidh iad glan gach rè!

5 O Iosa, cuimhnich Calbhari,
Is thoir do chaoraich cruinn!
Thoir buaidh le suaicheantas do chrann
Bheir solas anmhor dhuinn.

*Sealladh do Ghethsemane.*

Math. xxvi. 36—42.

1 THIGIBH, a naoimh, is seinnamaid
Cia saibhear grasa Dhe,
Le doilgheas, is le gairdeachas.
Seinnibh Gethsemane,

2 An so bha Righ na gloir e fein,
Fo iarguinn 's osnaigh chruaidh,
A giulan ea-cairt chlann nan daoin',
Is fhuil a bruchda nuas.

3 Feuch aingil teachd le coghna dha,
'N tra ghlaodh e suas ri Dia;
Ge b' airde e na ainglibh neimh,
Ni b' ìsle bha e ial.

4 Carson, O Shlan' ear chaomh, carson,
A dh' fhuiling Thusa bàs?
Ciod e choi-eignich Thu mar so?
Ciod e ach meud do ghràdh?

5 O gràdh gun choimeas, gràdh gun chrioch
Do ghineil aingidh dhaoin,
Tha fhad, 's a leud, Tha aird, 's a dh oimhn',
Gu h iomlan dol thar smaoin.

6 Airson a ghràdh so, biodh gach dùil
Ata 's a Chruitheachd mhor,
Biodh neamh, is talamh, fonn is cuan,
A seinn do Righ na gloir!

*Ardacha agus gloir Chriosd.*

1 SAIRIDH an t Uan air cumhachd 's gloir,
Air feadh gach linn gu bràth ;
Gach pobull, 's treabh, is dùil a t ann,
Strioehdadh gu ùmh' l na la' ir.

2 Chriochnaich e 'n obair uabhasach
Chaidh shonracha le Dia;
Chunnaic an cruinne-ce, is chlisg
Le osnaigh, geilt, is pian!

3 Feuch dh' eirich e asuas le buaidh
Gu deaslaimh Dhe nan gràs ;
Nis riogh' chidh e air feadh gach linn,
A dh' aindeon strì a nàmh.

4 Gach saibhreas, onoir, urram, 's gloir,
Air talamh 's neamh le cheil',
Tilgibh iad uile sios 'na la' ir,
Le gairdeachas is geill.

5 Hosana ait! biodh neamh, is fonn,
A cuir an ceill a ghràs,
A taisbeana na beannachdan,
A fhuair e dhuinn le bhàs.

6 Ard, is ni 's airde biodh a chliu
Air feadh gach linn ga sheinn;
Do 'n t Uan a dh' iobaireadh biodh gu bràth
Ard Halleluiah bhinn.

*Urnaigh airson dream a chul sleamhnaich.*

1 CIA tric a theannda mi a thaobh,
Gu h amaideachd, a Dhe!
Cia tric mi dol air seacharan,
O d' hlighe naomha fein!

2 Gidheadh tha trocair gairm gu caomh,
" Pill is bi beo gu bràth",
Led' ghràdh, O Shlan' ear, tarruing mi,
Is ruithidh mi gun dàil.

3 Cia cumhachdach do ghràdh, a Dhe,
Cia gloirmhor, cia co caomh!
Is urra' beath, is slàint thoirt seach,
Do pheacaich truagh mi-naomh.

4 O thoir do m' m anam co-fhurtachd,
Reir saibhearais do ghràs,
O cum mi dlu ort fein, 's na leig,
Dhomh dol a thaoibh gu bàs.

5 O slanaich mo chul sleamhnacha,
'S ri m' choguis labhair sìth;
O cuir an Co-fhurtair anuas
A chònuidh ann am chrìdh'!

## LAOIDH CLXXV.

*Dia neo-chaochlaidheach agus daoine basmhor.*
Salm. xc.

1 AIR feadh gach linn bha Thusa, Dhe,
Do d' shluagh, mar steidh 's mar thàmh;

Oir mu 'n robh neamh no talamh ann,
Bha Thusa, 's bidh gu bràth.

2 O bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd
Tha agadsa do bhith,
Mu 'n robh ann ni, no neach, no ùin',
'S an deigh do uine ruith.

3 Ach dhuinne gineil thruagh nan daoin'
Tha bàs is caochla dlù,
A reir a bhinn thug thusa dhuinn,
" Grad phillibh chum ur n uir."

4 Tha 'm bàs, mar thuil, gar sguabadh leis,
Mar aisling tha ar lài;
Mar luibh a shearg san anmoch as
Ged' bha i moch fo bhlà.

5 An lorg a' pheacaidh thainig bàs,
'S gach plaigh a dhochainn sinn;
Ar beatha tha mar sgeula faoin,
Do nach gabh daoine suim,

6 Cia diombuan gearr mata ar lài,
Làn amhghar agus péin!
Tha 'n imeachd dian, 's an crioch ro dhlù;
Is siubhlaidh sinn gu leir.

7 Co, Dhe, a thuigeas cumhachd t fheirg!
Tha sin oscionn ar smaoin;
Cia tric a Thu ga fhoillseachadh
An aghaidh cionta dhaoin'!

8 O cuidich leinn, a Dhe, bhi glic,
'S buil mhaith thoirt as ar n ùin;

Is deonaich dhuinn, air sga do Mhic,
Gu bràth gu meal sinn thu.

9 Maille ruinn fein, a Dhe nan gràs,
Do shlàinte thoir d' ar sliochd :
O stiur led' ghràs iad ionnsuidh gloir,
Air 's ga do throcair 's t iochd.

## LAOIDH CLXXVI.

*Iorasalacha an la' ir Dhe.*

1 O Biodh do ghràs gu pailt, a Dhe,
Anis ga dhoirte air do threud!
As eugmhais so, is faoin 's is fuar,
A bhios ar seirbhis dhuit gach uair.

2 Thoill sinn gun cheist do chorruich gheur;
Oir, pheacaich sinn gu trom, a Dhe;
Gu ceart thòg thu asuas do laimh,
A dheanamh diogh' ltas air do nàimh.

3 Oir feuch, dh' araich Iehobhah clann,
'S le curam ghleidh e iad gach am;
Ach, eadhon iadsan, chlaon gu luath,
'S cha d' thug iad geill do Righ nan sluagh.

4 Chunnaic thu, Dhe, cia fuar is faoin,
A ghabh sinn rid' Shoisgeul, is riut fein;
Mhi-bhuilich sinn do throcair pailt,
'S do mhaitheas thug thu dhuinn gun airc.

5 Ach, O Iehobhah, seall anuas!
Cuimhnich do phobull fein le truas;

Ar 'n eacairt dubh amach o d' la' ir,
Is pill do chorruich uainn gun dàil.

6 O eisd rid' phobull anns gach àit,
A tha 'gan ioraslach ad' la' ir!
S' le aithreachas, is cridhe nuadh,
Pilleadh gach aon gu Righ nan sluagh.

## LAOIDH CLXXVII.

*Umhlachd do 'n chrann-cheusa.*

1 O Thighearn, cia caomh do làmh,
Dod' phobull fein do ghnà;
Is trocair dhoibh do bhreitheanais,
Is caoimhneas agus gràdh.

2 O làthaibh m' oige rinn thu dhomh,
Gu iongantach an t iùil,
'S gach innleachd thalmhaidh dhealbhadh leam,
Chuir thus iad uil' air chul.

3 Rinn thu mo leantuinn anns gach ceum
Le trocair, agus gràs;
Ged' bha mi dall, 's gu h aimeadach,
A triall a dh' ionnsuidh bàs.

4 Air slighe nach b' aithne dhoibh, a Dhe,
Stiur thu gu caomh an dall;
'S trid cheuman aineolach, cha robh
Do làmh gu 'n tearnadh mall.

5 'S an uair le breitheanais do laimh.
A bhuinn thu rium, a Dhe,

An dean mi gearan, chionn nach d' fhag
Thu mi air fad dhomh fein?

6 Cha dean; ach molaidh mis' thu chaoidh,
Do chliu biodh ann am bheul;
O molaibh Dia air feadh gach linn,
Oir 's dual dha gràdh is geill!

## LAOIDH CLXXVIII.

*Peacaich a pilleadh.* Luc. xv. 10, 32.

1 'S TAITNEACH an sealladh peacach thruagh
Bhi pilleadh chum a Dhia;
Tha armailtibh na neimh, iad fein,
Làn solas leis gach ial.

2 Tha iad le ioghna beachdachadh
Asteach gu slàinte dhaoin;
'S a seinn le aoibhneas anmhor ard,
Nuair philleas eadhon h aon.

3 Tha 'n Slan' ear fein le gairdeachas
A faicinn toradh bhàis;
A faicinn peacaich anns gach àit
Gan deanamh saor le ghràis.

4 Bu mhiann leinn cliu thoirt dhuits', a Dhe,
Le ainglibh ard nan speur,
O faiceadh maide ceanairceich,
Pilleadh ad' ionnsuidh fein!

5 O c' uin a thig an latha ait
'S am bi do phobull cruinn,

'S am mol iad thu 's na neamha ard
Gu bràth air feadh gach linn!

## LAOIDH CLXXIX.

*'G aid' eachadh peaca gin is gniomh.*
Salm. li.

1 DEAN tròcair orm, a Dhe nan gràs!
Thoir slaint do m anam truagh;
Reir meud do throcair agus t iochd
Glan m uile pheacaidh uam.

2 Agads' tha iochd, ged' pheacaich mi,
A t aghaidh gu ro throm:
Gabh truas do m anam iarguineach,
Lan phiantan ann am chom.

3 Oir truailte tha mi air gach achd,
Le peaca gin is gniomh;
O 'n bhroinn chaidh mi air seachran,
'S am peaca dh' fhàs mi nios.

4 O crath orm fuil na h iobairt sin
A ni mo chiont thoirt uam;
'S ged' tha mi salach, bithidh mi
Mar shneachd is gile snuadh.

5 O cluinneadh m' anam guth do shith!
Is bidh mo ghridh' ro ait;
'S a' choguis sin, a chlaoidh do làmh
Ni gairdeachas gu pailt.

6 Foluich do ghnùis o m eaceartaibh,
'S leig m' eucoir as do bheachd;

Thoir cridhe glan is Spiorad ùr,
A bhitheas ùmh' l do d' reachd.

7 Mar sin gheibh peacaich eile fios,
Ma philleas iad 'na thrà,
Gu faigh iad uaìtsa maitheanas,
A chionn gur pailt do ghràs.

8 O Dhia mo slainte! guidheam ort,
Maith dhomh mo chionta mor;
Is cuiridh mi an ceill gu h ard
Do ghrasa saor 's do ghloir.

9 Oibre mo lamh cha tagair mi,
No tabhartas, ad' là' ir:
Air cridhe brist, is Spiorad leont,'
O Dhe, cha dean thu tàir.

10 Bi trocaireach do t uile shluagh;
T Eeaglais tog suas gun dàil;
Is aora' thaitneach agus geill
Gheibh thusa, Dhe, 's gach àit.

## LAOIDH CLXXX.

Daniel, v. 27.

1 O Pheacach, tog do shuilean suas,
Feuch meigh àrd Righ na gloir
Ann sin bi cheartas foillsichte,
Gad' thomhas ann le coir.

2 A reir a lagh ro-chothromach
Feuchaidh e thu gu beachd;
Toimhsidh e breith' nais leis an riagh' lt,
Is ceartas leis an reachd.

3 Ach feuch Iehobhah sgriobhadh síos,
Na briathraibh sin gu dlu,
" Chaidh t anam thomhas air a mheigh,
" Is fhuaradh easbh' each thu."

4 Le h eagal, is le caochla gnùis,
Eisd briathraibh cinnteach Dhe,
Ad' chridhe eireadh smaointean trom,
Le aithreachas ro gheur.

5 Aon seol air bith a chum dol as
Cha 'n èil, 's cha bhi fo 'n ghrein',
Ach sealltuinn ris an t Slanui' ear,
A shasuich ceartas Dhe.

## LAOIDH CLXXXI.

*Aora air a thoirt do Chriosd le ainglibh.*

1 OSCIONN nan speur an riogh' chd na gloir,
Tha Slan' ear clann nan daoin ;
'S air feadh gach àit san ionad sin
Tha ghloir ga chuir an ceill.

2 Feuch armailtibh nam flaitheas àrd,
Le aoibhneas anmhor mor !
'S iad air gach laimh ga chuartachadh,
'S a seinn le 'n clarsaich òr.

3 " Failte, a Thrionnsa ! failt gu bràth !
" Cia mor do ghràdh do d' shluaigh !
" Failte," (deir iad) " do 'n Ti a dh' fhag'
" Nan neamh, 's a luidh san uaigh !"

4 Air feadh a thurais bhos 's an t saogh' l,
Lean iad e ghna 's gach ceum;
'S gu tric le ioghna beachdachadh,
A steach gu slàinte dhaoin.

5 Chunnaic iad e 'na fhulangais
Ceusta ri crann an àird;
Chunnaic iad e ag eirigh suas
O ghlaisibh cruaidh a bhàis.

6 Nuair chaidh e suas gu deas-laimh Dhe,
Sheinn iad a chliu gu binn:
'S le armailtibh nam flaitheas ard,
Molamaid e gach linn.

## LAOIDH CLXXXII.

*Sgaoileadh an t soisgeul.* Isa. lxii. 6, 7.

1 FEUCH air na sloigh a bha fo sgail
'S glormhoir dealradh Grian ar àigh;
Dhuinn tha gealla Dhe ag innse,
Chi gach suil a ghloir gun dàil:
Thig a Iub'le,
Dealraich oirn, O thig gun diàl!

2 Faiceadh iads' ata fo dhaorsa,
Slàinte ghlormhor Aon Mhic Dhe;
'S anns gach àit air feadh a chruinne,
Eireadh brataich Chailbhiri:
Biodh an soisgeul
Ruith, mar dhealanach nan speur.

3 Riogh' chdan mor nan luidh fo dhuibhre
Faiceadh iad an Solus àigh;
'S o eirigh gu ruig luidh' grèine,
Teicheadh dorchadas ro 'n là:
Gus an cluinnear
Slainte Dhe 's na h uile àit.

4 Sgaoil do shoisgeul, O Iehobhah,
'S foillsich sligh' na beath' gu caoh,
Do na cinnich tha gun eolas
Air an Dia a chruthaich neamh:
Airson oighreachd,
Thoir do d' Mhac gach dùthaich chéin.

5 Ruith le buaidh, O shoisgeul ghlormhor,
Striochdadh pobull duit 's gach àit;
Gus am bi an cruinne uile,
Làn do eolas, sìth, is gràdh:
Halleluiah!
Thigeadh latha Dhe gun dàil!

## LAOIDH CLXXXIII.

*Gliocas Dhe a gairm ri daoine.*

Gnà-fhocla viii. 4, &c.

1 EISDIBH, O chlann nan daoin gu leir
Le urram, geill, is grà dh;
Oir, tha an Tighearn Ios'e fein
A gairm o chathair ard.

2 'S ann ruibhs', o dhaoine, tha mi gairm,
Anuas o m' chathair rìgh;
'S a 'm meud mo ghràdh 's mo throcair duibh,
A' tairgse slàint is sìth.

3 A pheacaich thruaigh neo churamach!
Eisdibh, is bithibh beo;
Mo bhriathraibh treoraichidh chum slàint,
Is aoibhneas ann an gloir.

4 Eisdibh, is bithibh fhathasd glic
Nuair tha sibh thar an uaigh;
Mun dean ur dimeas air mo ghraidh
Mo chorruich thoirt anuas.

5 O Iosa! doirt do Spiorad Naomh,
Air anma 'n cuibhreach bàis;
Oir gus an dean do ghràs iad saor
Bi iad gu bràth an sàs.

## LAOIDH CLXXXIV.

*Slàinte air a thoirt am fogus.* Rom. x. 6—10

1 'S A nis bheil slàint air teachd co dlu
Do pheacaich toiltinn bàs?
Bi ait, O m' anam, leis an fhuaim!
Is sgaoil e anns gach àit.

2 Cha 'n fheoraich mi co theid gu neimh
A thoirt an Slan' ear nuas;
No co theid chum an doimhne sios,
Gu thoirt anios o 'n uaigh?

Thainig e nuas o neamh le gràdh,
'S dh'eirich o 'n uir le buaidh;
Air so tha m' uile dhùil gu bràth,
'S is e mo shlaint gach uair.

Seinneam, a Dhe, do shlainte mhor
Le gairdeachas a bhos;
Is labbraidh mi s' na h uile àit
Air meud do ghràs gun chlos.

## LAOIDH CLXXXV

*An deigh Searmin.*

1 O Isr'el, mol an Tighearn Dia,
Cia sona thu gach tra!
Tha easan dhuit na ghrian 's na sgia,
'S cha treig e thu gu bràth.

2 Tha e le ghairdean cumhachdach
Gad' dhion o dhochainn bàis;
'S am measg do naimhdean fuileachdach
Tha e gad' chumail slàn.

## LAOIDH CLXXXVI.

*Air ar deanamh beo maille ri Criosd.*
Eph. ii. 5, 6.

1 CIA iongantach do ghràs, a Dhe,
Dhuinne an cuibhreach bais!
Le ait hosanna eireadh suas
Air moladh ard gu bràth.

2 Ann ceartas dh' fheudadh tu ar sgrios
O d' la' ir gu siorruidh, Dhe,
'S ar cuid an teine lasarach,
Thoirt dhuinn air feadh gach rè.

3 Ach feuch (o iongantas gun chrioch!)
An Slan' ear teachd anuas!
E luidhe sios fo chumhachd bàis,
'S e 'g eiridh suas le buaidh!

4 Dh' eirich a phobull leis an aird,
O pheaca, truaigh, is bàs;
Is riogh' chidh iad leis fein faidheoidh,
Feadh linn nan linn gu bràth.

5 O biodh a ghràdh gu binn ga sheinn,
Fhadsa bhios grian 'san speur!
'S an deigh do 'n chruinne teicheadh as,
Biodh e ga chuir an ceill.

## LAOIHD CLXXXVII.

*Dlu do Dhia trid Chriosd.* Eh. ii. 13.

1 'SAM bheil a mhuintir sin co dlu
Do Dhia bha fada uaidh?
S a choilionadh an obair mhor,
An d' thainig Criosd anuas?

2 O airson oran cliu do Dhia,
'S e 'n Dia a nochd a ghràs!
Co t uil' a ni sinn dubhach trom?
Co sgaras sinn o gràdh?

3 O tarruing sinn led' Spiorad naomh,
Nis dluthaidh dhuit, a Dhe,
A chum 's gu 'm faic, 's gu meal sinn thu,
A bhos is shuas gach re.

4 O biodh an gràdh a dh' ull' aich dhuinn
Am fèisd tha saibhear pailt,
Gar 'n ull' achadh gu itheadh dheth
Le gairdeachas gun aire!

5 'S an uair le pobull thaghta Dhe,
A gheibh sinn seilbh air neimh,
Molaidh sinn Thu, a Shlanui' ear,
Le gradh is aird is geill.

## LAOIDH CLXXXVIII.

*Gràdh Chriosd do naoidheana.*
Matth. xix. 14.

1 FEUCH Iosa Buachaill Israeil
Làn sgeudaichte le gràdh!
Feuch tha e togail uain an treud,
'S gam beannacha 'na làmh!

2 "Fulaingibh," deir Ios' "'s na bacaibh dhiubh
"Do m' ionnsuidh-sa a theachd;
"Oir 's an gu 'n leth' d a shabhaladh,
"A thainig mi gu beachd."

3 Gun dàil, O Iosa, bheir sinn iad,
Gu taingeil ann ad' la' ir;
O deonaich dhoibh do shlàinte mhor,
Is beannuich iad gu bràth!

1 LE Oran nuadh, O molaibh Dia,
Oir 's fial a ghrasa caomh:
Cuiribh gu h ait an ceill a chliu,
An coinne' dhlu nan naomh.

2 Iudhaich is cinnich moladh ainn
Le taing arson a ghràis;
Oir dhoibh le cheile leig e ris
Iochd saibhir is a shlàint,

3 Thugadh iad moladh dha gu leir
Le aoibhneas agus ceol;
Oir Dia d' a shluagh tha gabhail tlachd,
'S gam beannacha gu mor.

4 Moladh an cruthacha gu leir
Iehobhah treun nan sluagh;
O aingle ard! sior molaibh e,
Seinnibh gu bràth a luadh.

5 O molaibh Dia, gach dùil air bith!
Tha ghloir oscionn gach cliu;
Le t uile chruthacha gu leir,
A Dhe, ard-mholams' thu.

## LAOIDH CXC.

1 O m' anam! beannaich thusa Dia,
Mo Dhia! 's tu 'n Triath ro mhor,
Tha air do sgeadacha gu bràth
Le onoir ard is gloir.

2 Chuir thusa solus dealrach glan
Mar i halluing umad fein ;
'S mar chuirtean thar do chathair righ
Mach shin thu neamh nan speur.

3 An t àile tana gun aon taic
Do d' theach ni thu mar steidh ;
'S air sgia na gaoithe suibhlai' tu
Feadh lùchairte nan speur.

4 Stu rinn na h aingil ghloirmhor ard,
Gu bhi ad' lathan fein ;
'S co grad ri lasair dealanaich
Do t f hacal bheir iad geill.

5 'S tu shuidhich steidh na talmhainn so,
Sa sguab air falbh an tuil
A chòdaich aghaidh ; 's a ghrad theich
Tra leig thu mach do ghuth.

6 Tha Dia toirt air an fheur bhi fàs,
A bheathach' ail is spreidh ;
Is arbhar arson lòin do dhaoin'
Bheir thu maraon, a Dhe.

7 Cia lionmhor t oibre iongantach
A rinneach leat gu glic !
O cheann gu ceann tha 'n talamh làn
Do t fhabhar is do t iochd.

8 Dhuit bheir mi fein, a Dhe is aird !
Moladh is gràdh ri m' bheo :
An cian a mhealas mi mo bhith
Dhuit bithidh mi toirt gloir.

9 Is aoibhinn leam bhi smaointeachadh
Air Dia co caomh 's co mor;
'S mo dhuil gu faigh mi shuas 'na la' ir
Sonas gu bràth is gloir.

## LAOIDH CXI.

1 O Molaibh Dia, ta maith is mor,
Oir tha a throcair buan:
Tha ghras gun chriochd, 'sa ghloir an-aird
Gach cliu 's an da is dual.

2 Molaibh an Triath oscionn gach triath,
Oir 's fialuidh dhuine ghràdh;
Tha oibre mor is iongantach,
S is ionan sin a ghràs.

3 Chuimhnich thu oirne 'nar staid thruaigh,
Oir 's buan, a Dhe, do ghràs;
'S o 'r naimhdibh miorunach gu leir
Thug thusa, Dhe, sinn slàn.

4 Seadh, thug thu ann ad' throcair mhor
Lòn pailt d' ar n anmaibh truagh,
A chum gu biodh mid beo gu bràth,
A' mealtuinn àigh leat shuas.

5 Gloir gu robh do Righ nan neamh
A thearuinn sinn le ghràs,
S' a dheasuich duinn na throcair mhor
Sonas is glóir 'na la' ir.

6 Le laoidhibh siorruith seinnidh sinn
An siu do chliusa, Dhe,

Arson gu mair do throcair chaomh
Gun chaochla feadh gach rè.

## LAOIDH CXCII.

1 O Dhia bi fein, 's gach meadhon gràis,
Ad' thamh 'nar meag gu caomh:
Is luchd air teagaisg teagaisg fein,
'S biodh aoibhneas aig do naoimh.

2 Biodh iadsan uile sgeadaichte,
Le teagasg fior 's le gràs;
Mar sin do phobull bithidh ait
A' teachd le tlachd ad' la' ir.

3 Air sgà do righ a chuir thu suas,
Na cumsa uainn do ghràs;
A reir do ghellai' fhirinnich
Gu mair a shiol gu bràth.

4 Oir ann ad' Eaglais tha do thlachd,
Is innte nis dean tàmh;
Biodh so na ionad cònuidh dhuit
S' am fuirich thu gu bràth.

5 Meudaich, a Dhe, a stòir gu pailt,
'S do 'n t acrach thoir a dhiol;
A sagairt é didh fein le slàint,
'S a naoimh bidh ait gu sior.

6 'N so dealradh cumhachd agus gràs
An Righ a dh' arduich thu;
Is biodh a ghloir ga thaisbeanadh,
An diu an la' ir ar suil.

7 'N so biodh a choran airsan fàs
Le onoir isl e buaidh ;
'N tra bhios a naimhdean còdaichte
Le nair is rùa gruaidh.

## LAOIDH CXCIII

1 BEANNUICH, O manam Dia nan sluaigh
An Dia d' an dual gach cliu ;
Do neart 's do cheatfaidhean gu leir
Gu gniomh co aoibhinn duisg.

2 O aingle treun an Tighearna
Tha deana thoil gu luath!
D' a ainm ro ard is urramach
Cliu thugaibh 's mola buan.

3 Uil' oibre feadh a chruthachaidh !
Ainm beannuichibh gu bràth !
O m' anam ! beannuich thusa leo
An Dia a dheonaich gràs.

## LAOIDH CXCIV.

1 O Molaibh Dia Iehobhah mor!
Gach dùil tha bhos biodh luaidh a ghloir ;
Molaibh, O ainglibh ard nan neimh,
An t Athair, a' Mac, san Spiorad naoimh.

## CRIOCH.

